# GU·'N·D'·THUG·I·SPÉIS DO·'N·ÀRMUNN·

SGEUL LE IAIN·MAC·CORMAIG

FO·LAIMH CHALUM·MHIC·PHÀRLAIN



# GU 'N D' THUG I SPÉIS DO 'N ÀRMUNN.

---

SGEUL
LE
IAIN MAC CORMAIG.

---

FO LÀIMH
CHALUM MHIC PHÀRLAIN.

---

AONGHAS MAC AOIDH,
43 MURRAY PLACE, STRUIBHLE.

1908.

# CLÀR-ÌNNSIDH.

## CLÀR-ÌNNSIDH *(Air a leantainn).*

# GU'N D' THUG I SPÉIS DO 'N ÀRMUNN.

## AN ROIMH-RÀDH.

---

"Gu'n d' thug mi spéis do 'n àrmunn
Am bothan beag na h-àirigh;
'S e cuimhneachadh an dràsd air
A dh' fhàg mi dubhach, brònach."

---

"IS blianach Nollaig gun sneachd," ars an sean-fhear; ach cha 'n ann mar sin a bha 'n Nollaig air am bheil sinn ag iomradh an ceartair. Tharr-uing a' Bheinn Mhòr a falluinn m'a ceann mu 'n robh an t-Samhainn ach òg; is mu 'n deach an geamhradh dubh 'na thigh, bha na sraithean fhéin air an còmhdach le sròl de shneachdadh tioram, geal. Bha 'n tìr uile an greim dhainginn aig an reothadh chruaidh, a

chuir stad air mireig nan tonn, air gach loch is lochan, le sgàil-bhrat tiugh de dheigh. Cha chluinnteadh am beul gach neach ach: "Nach i 'n t-sìd nàdurra, ghasd' i! Tha so coltach ris na sean gheamhraidhean." Bha 'naidheachd fhèin aig gach aon bu shine na chéile, air na làithean a dh' aom—samhraidhean bu bhlàithe 's geamhraidhean a b' fhuaire. Ach bha 'n geamhradh so toirt 'nan cuimhne làithean an òige na b' fhèarr na iomadh geamhradh greis roimhe sud.

Seadh! Bha 'n t-sìd ann; ach, mo chreach! cha robh mòran de na cleachdainnean. Dh' fhalbh iad sud còmhla ris an t-sluagh; is cha 'n fhaicteadh ach glé annamh lasgairean le 'n eallaich a' tighinn á coille chaoil, no beinn an fhraoich, no coille chaman. Cha robh mòran de eòlas aig an òigridh air na nithean so ach mar a bha iad ag ealainnt o 'n t-seanair, a bha mar shlabhraidh a' dèanamh comh-cheangail

eadar an t-seann linn 's an linn ùr; is cha robh tigh 'san robh sean fhear no sean bhean nach biodhteadh aig aman sònruichte toirt oidhirp air na sean chleachdainnean a chumail air chuimhne 'san t-seann dòigh. Ach cha robh an dòigh sin ach a' leigeil fhaicinn gu 'n robh na cleachdainnean ionann 's mar an linn do 'm buineadh: anns na h-ospagan mu dheireadh. Cha robh tigh 'san Ros a rinn spàirn cho cruaidh air an t-seann dòigh a chumail suas ri Tigh-an-loch; agus b' iomadh Caluinn shunndach, agus bòrd brèagha a chunnacas ann ri latha.

Thachair sin air an Nollaig air am bheil an t-iomradh so. Bha bean-an-tighe 's a cuid nighean, fad an latha, cur mu réir air son "bòrd na Caluinne." Chaidh a' chlàiridh thoirt a nuas, agus bòrd a chur ri ceann bùird fad an tighe, 's iad a' dìosganaich fo 'n cuallach.

Mar bu shine bha an oidhche fàs, 's ann, mar an ceudna, bu shunndaiche

bha i a' fàs. Bha paidhir an dràsd 's a rithis a' tighinn a stigh a chur seachad na Caluinne 's a thoirt a stigh na Nollaige an Tigh-an-Loch, 's a' guidhe " Nollaig chridheil agus Bliadhna mhath ùr " nuair thigeadh i, do na bha rompa; agus gu seachd sònruichte do 'n t-seanair a bha 'na shuidhe an ceann aghairt na leapa a' feitheamh 's ag éisdeachd gu sàmhach. Bu chuimhne leis-san còrr agus ceithir fichead Nollaig agus Caluinn; agus cha robh uair a thigeadh an t-àm sònruichte so mu 'n cuairt nach tigeadh làithean òige, le 'n cuid gineal, gu soilleir m'a choinneamh.

Ach chaidh gnog thoirt air an uinneig agus chualas caochlaid nam balach a' gabhail rannan Caluinne:

" A' Chaluinn so, a' Chaluinn so !
Bhì bhoiceann, buail an craiceann ;
Cailleach 'sa chill, cailleach 'sa chùil,
Cailleach eile taobh an teinidh,
'S bior 'na goil 's i air chrith ;
A' Chaluinn so ! "

A réir an t-seana chleachdainn, bha bean-an-tighe an geall air Bonnach-Caluinn an t-aon a thoirt do na balachain; 's cha bu luaithe gheibheadh iad sud na thàireadh iad as gus an ath thigh.

Ach cha b' fhada air falbh iad na thàinig an ath bhuidheann, 's a chualas an ath rann, le gaoir-chath mar easaibhne :

" A bhean bheusach, bhanail,
Bi gu h-ullamh, ealamh;
Chaidh a' bhliadhna so tharainn
Dìreach mar bu mhath leinn :
'S bho 'n tha thusa maireann,
Beir an làthair ann an cabhaig
Pàirt de na dh' fhàg i agad.
'S iomadh duine còir
A tha 'n diugh fo 'n fhòid,
A bha 'n uiridh beò
Ag itheadh 's ag òl
'Nan suidhe mu 'n bhòrd ;
'S bho 'n tha thusa slàn,
'S gu 'n do sheachainn thu 'm bàs,
Leig fhaicinn do thaing
Le aran 's le càis
Is botul no dhà
De 'n stuth is fheàrr
Na bainne o 'n àil ;
A' Chaluinn so ! "

Gheibheadh iad sud an riarachadh mar a fhuair càch ; agus dh' fhalbhadh iad gu toilichte.

Thòisich an sin a' Chaluinn. Lasadh na coinnlean ; 's bha 'n tigh gu dreòsach, boillsgeach, sunndach. Shuidh a' chuideachd mu 'n bhòrd 's thòisich deochannan-slàinte 's bearradaireachd 's òrain gus an d' thàinig a' bhliadhn' ùr a stigh, nuair chuir iad fàilte chridheil air a chéile.

"Théid mi fhìn 's tu fhéin 'nar cinn-stuic air an tràigh iomainich am màireach, a Dhùghaill," arsa fear de na gillean a bha a shùil am Mòir bhig, té de nigheanan an tighe.

"Tha mi toileach," arsa Dùghall, "agus nuas e 'm maide-brochain fiach có 'd air an tig a' cheud ghlaodh."

Ghàir a' chuideachd nuair thòisich na gillean air dòrn air an dòrn feuch có 'd aige bhiodh an dòrn mu dheireadh de 'n mhaide-bhrochain. Thàinig e air Dùghall ; 's nuair a chuir e trì

uairean mu 'n cuairt a chinn e, ghlaodh e: "Buaileam ort." "Leigidh mi leat," ars am fear eile. "Bithidh Mòr bheag agam," ars esan. Rinn na bha stigh glag mòr gàire nuair chual iad mar thàinig an car á leannan Mòir bhig.

"An dà," arsa bean an tighe, 's i 'na boireannach gleusda, geur, sgaiteach, "'s tric a thug bòrd Nollaige bòrd bainnse mu 'n cuairt. Ach ma 's 'beag' duit i, cha 'mhòr' leat i."

Ghàir a' chuideachd gu cridheil, 's cha robh gàire a stigh a b' àirde na gàire Dhùghaill fhéin. Bha 'n seann duine gu sàmhach, tosdach ag éisdeachd ri briathran geur a nighinn fhéin. Cha robh a h-aon fo sparran an tighe a thuig: ma bha dara taobh lànain a dhìth air Dùghall gu 'm feumadh e dol le thuaigh do choille air choireiginn eile. Cha do ghabh Dùghall leis a sin miapadh 'sam bith. Chuir e

mu 'n cuairt a bhotul gu suilbhir le dranndan sunndach òrain:

"Tha 'm botul so réidh,
'S fear eile 'na dhéigh;
'S cha mhaireann mi fhéin
Mur a h-òl sinn e.
'S e gillean mo rùin
A thogadh mo shunnd;
'S e là na bliadhn' ùir
Thug sòlas dhomh;
'S e gillean mo rùin
A thogadh mo shunnd.

Rug a' chuideachd air làmhan air a chéile mu 'n cuairt a' bhùird is thog iad am fonn gu togarrach.

"'S math tha cuimhn' aig an t-seann duine air an latha chaidh an t-òran ud a dhèanamh," arsa Dùghall.

Cha do mhothaich iad na deòir mhòra, chruinne bha sruthadh ri gruaidhean an t-seann duine leis an tiomadh a thug an t-òran air. Thug iad làithean eile 'na chuimhne, agus, mar an ceudna, càirdean gaolach leis an do chaith e iomadh Nollaig

shunndach, ach a bha nis 'nan dachaidh bhuain o chionn iomadh bliadhna.

Ars an seann duine 's e bruidhinn; "Cha deach Caluinn thar mo chinn bho 'n a bha mi 'm bhalach nach cuimhnich mi air a' cheart Chaluinn a rinn m' athair féin an t-òran a ghabh thu, Dhùghaill. Bha sinn gu sunndach aig bòrd na Caluinne nuair a chunnacas dithis shaighdearan, le 'n còtaichean dearga, dol seachad an uinneag. Thàinig iad a stigh, agus, có bh' ann ach mo dhà bhràthair air tighinn air fòrlach as an arm; agus O! b' e sud a' chòmhdhail chridheil a bha rompa aig am pàrantan caomha."

Lìon gach sùil a bha stigh agus chaidh a' chuideachd greis fo phràmh a' cuimhneachadh air an aimsir a dh' fhalbh. An sin dh' iarr iad sgeul o'n t-seanair. Dh' aontaich esan; is dh' eisd iad ris, am feadh a bha e 'g ìnnseadh sgeòil air an linn a bh' ann mu 'n d' "thug a' chaora 'n soc as an

talamh," 's mu 'n deach "coilear geal mu mhuineal an Rois"; nuair a bha na glinn air an àiteachadh, is smùid as gach tobhta bha 'n diugh gun cheann; 's nuair a bha àl na dùthcha a' dèanamh euchd le 'n airm air machraichean na h-Eòrpa.

B' i so an sgeul.

## AN SGEUL.

### EARRANN I.

Is math a b' aithne dhomh fhìn a' chàraid, Iain Bàn na Saor-pheighinn agus Màiri bhòidheach a' chìobair. Bha Iain aig an tigh air fòrlach; ach dhubh speur na sìth agus dh' éirich neòil a' chogaidh, is b' fheudar dol gu cruadal a rithis.

Thàinig e dh' fhàgail beannachd aig Màiri; agus 'nan seasamh aig ceann Loch Aspuill an sàmhchair a' mheadhon-oidhche, labhair iad briathran gaoil, gus an do shil an sùilean deòir bhlàth a' mhulaid a lìonas càirdean an àm dealachaidh.

" 'S iomadh rud a thig duine troimhe eadar a bhreith 's a bhàs, is cha robh dùil a'm, a Mhàiri, gu'n tigeadh orm dol a rithis cho goirid an déigh a bhi

cheana ann, ri aodann claidheamh an Fhrangaich. Ach, bi thusa, a ghaoil nam ban, dìleas greis fhathast, is ma tha 'n dàn domh tilleadh, théid an t-snaim a chur nach fhuasgail fiacaill."

"B' àill leam," arsa Màiri, "bhi air falbh leat an cois na réisimeid mar tha iomadh bean fir as an Ros; agus mo dhà làmh fhéin bhi mu'n cuairt ort na 'n rachadh do leòn. Ach, co-dhiùbh, bho nach gabh sin a bhi, mo làmh dheas duit, nach téid currac orm gus an till thu. Is fhios a'm nach do chrìon do ghràdh dhomh."

"Nach do chrìon mo ghràdh dhuit, a Mhàiri!" ars Iain. "Cha chrìon gus an till abhainn Thir-chonaill air ais ri aodann Beinn Lì. Cha chrìon; cha chrìon, a rùin."

Ghlais a' chàraid an làmhan mu chéile, is sheul iad am briathran gaoil le pògan milis. Shruth deòir fhrasach ri gruaidh gach aoin, is bha sgaradh fad iomadh latha eadar dà chridhe bha

bho làithean an òige a' plosgadh an gaol air a chéile.

Le ceum trom bho chridhe gu sgàineadh, thug Iain aghaidh air an t-Saor-pheighinn; is bu lìonmhor a smaointean air an rathad. Cha robh cnoc no allt, no lùb, no glac nach robh a' toirt làithean òige air an ais 'na chuimhne: agus b' iad na làithean sin na làithean sona, toilichte. Bha e r'a dhùthaich fhàgail an là-màireach agus math dh' fhaoidteadh nach fhaiceadh e choidhche i; agus bha e leis a sin 'ga faicinn air an oidhche so na bu bhòidhche na chunnaic e riamh i.

B' i oidhche mu dheireadh an Earraich a bh'ann; is bi 'n oidhche bhòidheach i cuideachd. Bha a' ghealach làn anns an speur, is a faileas òrbhuidhe dannsadh air aodann dealrach Loch Aspuill, far an robh am breac lùthmhor a' leum ri meanbh-chuileig na h-oidhche shèimh so; is sheasadh Iain a shealltainn an déigh

chearcall a' sgaoileadh gu bòidheach air aodann an locha gus an do shìolaich iad anns an asdar, no gus an do chailleadh iad iad fhéin anns a' chuilc, no ri bruachan an locha. Bha 'n lach a' ràcail anns gach lùb a' sireadh a lòin; no fead a h-iteig r'a cluinntinn 'san adhar air a slighe gu'n loch. Bha na neòil mhòra gheala a' snàmh gu mall, socrach ri aodann nan speur, is gaoth fhann na h-àirde deas 'gan iomain bho mhonadh àrd na Saor-pheighinn gu mullach gorm Beinn Lì, is reultan mìogach an anmoich a' priobadh 's a' caogadh troimh gach uinneig a bh' orra. Is iomadh uair a sheall Iain air an t-sealladh ud; ach cha do ghabh a chridhe riamh roimhe a stigh a' bhrèaghachd mar a ghabh e 'n oidhche ud. Ach bha e air an àm a' sealltainn air le sùil fir a bha fàgail a dhùthcha 's a chàirdean as a dhéigh glè mhoch am màireach agus, math dh'fhaoidteadh, gun am faicinn ri

bheò. Thionndaidh e aghaidh air falbh, is le sùil thruim 'sa ghrunnd, is osann a cheart cho trom bho chridhe, "Ochòin," ars esan, "nach ann agam tha 'm farmad ri feadhainn a tha fuireach; is nach sona iad nach d' fhàg an dùthaich riamh; is nach sona an dùthaich anns nach cluinnteadh an diugh fuaim nan sligeanach stàilinn a' sgàineadh 's a' tilgeil gathan bàis ceudan slat mu 'n cuairt. Ach 'cha dean fuireach feum, ach falbh; feumaidh sinn bhi togail oirnn', ged b' ann a bhi 'm 'fhear eile air son Eachainn' fhéin 'sa chath." An sin, le fead aotrom 's ceum uallach an t-saighdeir, aon uair eile, thog e air dhachaidh a chur aon oidhche eile seachad fo na cabair fo 'm b' òg an d' fhuair e àrach.

Bha a mhàthair, mar bu mhinic a bha i, 'na suidhe taobh an teine feitheamh ris 's a' cumail a chuid cabhraich blàth.

"Tha sibh air ur cois fhathast, a mhàthair, nach iomadh oidhche anmoch a chum mi as ur leabaidh sibh a nis?"

"Is iomadh, a ghaoil; is tha mi'n dòchas gur iomadh oidhche anmoch a chumas tu fhathast, cuideachd, mi."

"Tha mi'n dòchas, an déigh na h-uile rud gur h-iomadh," ars Iain 's e 'ga pògadh le pòig bhlàith.

"Ach tha mi creidsinn, ma tha 'n dàn duit tilleadh a rithis, gu'm bheil fiughair agad gu'm bi cuideiginn eile 'gad fhaire tighinn anmoch gu baile" ars a mhàthair le triotan gàire bho chridhe glé throm.

"Ma tha 'n dàn domh dol 'na lùib, is tric a gheibh i cothrom air a sin, a mhàthair," ars Iain. "Tha fios againn ciod è chaidh seachad; ach cha'n 'eil fios againn ciod è tha ri tighinn," ars esan; "ach, co-dhiùbh, thig fear an t-saoghail fhada troimh gach cunnart —is thàinig mise troimh iomadh cunnart mar thà, mu'n d' fhàg an

t-Arm Breatunnach beanntan gorma na Spàinne as a dhéigh."

Chaidh an tigh mu thàmh, is mu'n d' éirich grian an là màireach thar beanntan gorma Lathurna, cha robh similear 'san Ros Mhuileach nach robh a smùid chaisreagach fhéin as; agus cha mhò bha teintean ann eadar Caol Ithe is Cille Phàdruig air nach robh smal agus leann-dubh, agus na h-uile air an aon aobhar: gu'n robh smior na dùthcha an là sin r' a fàgail; agus pàirt diubh nach tilleadh gu bràth. Mhosgail a' mhaduinn gu bòidheach air cnocan glasa an Rois; ach bha iad uile fo phràmh, agus dealt na h-oidhche mar dheòir air gach badan fraoich is crann rùisgte. Bha torman bròin aig tonnaibh na fairge 's iad a' briseadh gu trom air gach rudha 's a' rannsachadh gach fròig am measg nan clach. Mu'n d'éirich a' ghrian ri àirde a' mheadhon-là bha cruinneachadh am baile beag Bhun-easain nach robh ann bho

bhliadhna Thèarlaich. Chruinnich iad bho chloich gu cloich de 'n dùthaich, ceatharnaich òga, smearail, deas-dìreach, agus mòran diubh air nach do chinn feusag. 'Nam measg bha fir is mnathan, sean is òg; cuid le'n cinn liatha, a chunnaic còrr agus leth-cheud bliadhna roimhe sud àrmuinn àluinn an Rois air an t-slighe a thoirt còmhnaidh do Thèarlach òg Stiùbhart.

B'e sud an latha mòr gun teagamh. Bha 'm baile làn bho Thigh-a'-chladaich gu Abhainn-a'-Mhuilinn; an t-aosda ri bròn is an t-òg ri làn aighear, agus sgonna-bhodaich chòir a' cur misnich 'nan cuid mac 's a' laimhseachadh am bataichean cromagach mar chlaidheamh-nan. Bha cuid a' seinn òran, cuid a' dannsadh ri ceòl na pìoba, is cuid ag éigheach gach brosnachadh cath air an cualas riamh iomradh: "Cuimhnichibh air na suinn o 'n d'thàinig" aig h-aon; "Na teichibh gu bràth na's fhaide na theich an Fhéinn" aig a h-aon eile;

"Biodh na Frangaich is cuid 'nan sìneadh air am màgan;" "Na tillibh gu bràth gun cheann Bhonaparte;" "Ho-ré, ho-ré!"

"Bhi 'gan cuimhneachadh 's 'gan ionndrainn,
Na fìr ùra dh' fhalbh air sàile;
Bhi 'gan cuimhneachadh 's 'gan ionndrainn."

"Ho-ré! Suas i, fheara dubha an Rois; is cumaibh a' bhratach bhuidhe air am bheil leóghann craobhach Albann, a' crathadh gu bràth an gaoith bhlàith na Frainge. Ho ré; suas i, suas i!"

Bha 'n aon ùb-àb bho cheann gu ceann de 'n bhaile. Shéid Seumas Mac Leoid suas a phìob mhòr, is bha fuaim "Cruinneachadh Chloinn-'ill-eathain" air a giùlan bho Thòrr-a'-bhacain gu gach cnoc mu thimchioll, 's gach cnoc a b' fhaide air falbh a' cumail na fuaime na b' fhaide beò.

Chaidh na gillean a chur an òrdugh, 's le fear na Fidein is fear Ard-fionaig air an ceann shiubhail iad air falbh le

ceum aotrom trileanta. Bha na pìob-airean a' cluich "Gillean an fhéilidh" agus is gann nach robh an corragan a' toirt am mach nam facal:

"Soraidh is slàn,
Ho rò, guma fallan duibh,
Gillean an fhéilidh."

'S iomadh té leig deur an là ud; màthraichean a' caoineadh am mac; peathraichean, am bràithrean; agus maighdeannan òga, an leannain; agus 'nam measg so, bha Màiri a' chìobair an Siaba. B' iad so a' chuideachd mu'n d' thubhairt Dòmhnull bàn Lioba:

"Chaidh na gillean grinn 'nan armachd;
'S math thig an còta dearg dhaibh;
Chaidh na gillean grinn 'nan armachd.
Gillean an Rois Mhuilich,
'S iad fhuair an t-urram
Nuair chaidh iad do Lunnainn
Le'n gunnaichean gorma."

Dh' fhalbh iad is bha tùrsa anns an Ros uile 'nan déigh.

## EARANN II.

Nuair thàinig an oidhche lìon gach tigh-céilidh, 's b' ann diubh tigh a' chìobair an Siaba. B' i cuspair na h-oidhche anns gach còmhdhail an taomadh goirt a thàinig air an dùthaich an là ud. Am measg na bha 'n tigh a' chìobair bha 'm maighstir-sgoil, 's e toirt daibh eachdraidh na h-ùbraid a bha feadh na Roinn-Eòrpa. Bha e daonnan a' faotainn leughadh de 'n *Journal* bho Mhaighstir Dùghall, ministear Aspuill; is cha bhiodh tigh-céilidh 'sam bitheadh e, nach biodh làn bho oisinn gu oisinn; is thòisicheadh na sgeulachdan. Aon eile de na bha stigh, b' e Donnachadh Aotrom. Thugadh an t-ainm so air a chionn 's gu 'n robh e aotrom 'na phearsa is 'na sheanchas; agus glé sgaiteach 'na

sheanchas, cuideachd; agus, mar an ceudna, aighearach, ach gun ghò, gun chron.

"An dà," arsa Dòmhnull Foirfeach, "tha cuimhne agamsa, 's mi 'nam bhalach glé bheag, buidheann de ghillean—cha'n 'eil dùil a'm nach robh seachd fichead dhiubh ann, agus a' chuid bu mhotha dhiubh gun fheusaig —a dh'fhalbh as an Ros roimhe, ri linn bliadhna Thèarlaich."

"Nach ann le Fear Dhubhairt a dh'fhalbh iad sin?" arsa Donnachadh Aotrom.

"'S ann," arsa Dòmhnull.

"No le fear gun Dubhairt idir; 's e bu chòir dhomh a ràdh," arsa Donnachadh.

"Ach stad oirbh," ars an cìobair, "am bheil cuimhn' aig a h-aon agaibh a chluinntinn mu 'n t-sealladh a chunnaic Iain taibhsear shuas an Cill-fhinichein o chionn bliadhna no dhà? Bha e feasgar bòidheach samhraidh—

is tha iad ag ràdh gur e sin àm is dòcha rud fhaicinn—agus an dol fodha na gréine, cuideachd, 's ann a bh' ann. Bha e, ma tà, buachailleachd crodh Eóghain Mhòir agus ciod e b' ionghnadh leis fhaicinn ach buidheann shaighdearan a' coiseachd seachad gu spaideil, bòidheach. Bha 'n sealladh cho taisbeanach 's nach do smaointich e riamh nach bu daoine nàdurra, corporra gu leòir a bh' annta gus an deach iad as a shealladh cùl coilleig ghuirm, agus 's ann nuair nach d' thàinig iad am follais a rithis nuair a bha ùine aca, a thuig e gu 'm b' e tabhaisg a chunnaic e. Nach bu neònach sin?"

"An dà, b' eadh; bu neònach e gu dearbh," ars am maighstir-sgoil, "'s cha 'n 'eil mi idir ag ràdh nach d' thàinig a cheart rud air a chois an diugh fhéin."

"An dà, bhuail a' cheart rud a'm inntinn-sa," arsa bean a' chìobair 's i sgur de chàrdadh. Ach 's ann a théid a'

chuideachd a dh' fhalbh an diugh troimh 'n Ghleann Mhòr."

Thàinig tartaraich gu 'n dorus, is có thàinig a steach ach Iain Taibhsear fhéin.

"Có tha gleidheadh an tighe?" ars Iain gu tiom, socrach, 's e mar bu ghnàth a' caradh òrdag mu 'n cuairt a chéile.

"Tha na chuireadh am mach sibh," arsa Donnachadh Aotrom.

"Ha, hà," arsa bean an tighe, "nach éibhinn Donnachadh!"

"Tha sinn dìreach a' bruidhinn oirbh an so, Iain," arsa Donnachadh.

"Tha mi 'n dòchas gur h-ann gu math, ma tà," ars Iain.

"Cha 'n ann gu math no gu dona, ach an gnàth sheanchais. Tha iad so ag ràdh gu'n d'thàinig an sealladh a chunnaic sibh aig Cill-fhinichein air a chois an diugh."

"An dà, cha d'thàinig" ars Iain.

"Cha d'thàinig," arsa Donnachadh,

"a chionn 's e rathad a' Ghlinn Mhóir a ghabh iad so."

"Ged a b' e rathad Chill-fhinichein a ghabhadh iad, cuideachd, cha'n iad a chunnaic mise," ars Iain, 's e sealltainn am mullach an tighe agus daonnan a' caradh òrdag.

"Sin agaibh a nis," arsa bean an tighe.

"Tha sin iongantach," arsa Màiri.

"Ciod é mar a nis, Iain?" ars an cìobair.

"Tha mar so," ars Iain; "cha robh madadh no òrd, mar a their sinn ris, air na gunnachan a bha 'n fheadhainn a chunna mise a' giùlan; ach maol, lom a sìos gu 'n stoc."

"Ubh, ùbh!" arsa Donnachadh Aotrom. "Cha chualas riamh gunna gun òrd."

"Biodh sin 's a roghainn 's a dhà roghainn da, sud mar a bha co-dhiùbh."

"Thalla, thalla!" ars an cìobair, "s e sin rud is neònaiche chuala mi riamh

D

idir. Feumaidh gur e manadh air choireiginn a tha 'n sin. Cha'n 'eil na's cinntiche nach e rudeiginn a tha gu teachd a th' ann."

"'S iomadh àl a thig mu'n tig iad sud," ars Iain.

"An dà, an dà!" arsa Donnachadh Aotrom; "cha robh mi riamh ach a' deanamh cùis-mhagaidh de d' thaibhsearachd, ach 's ann a tha thu cur seòrsa dh' eagal orm; 's gu dearbh fhéin, mar tha 'm port ag ràdh:

"Mur 'eil agad ach an aon shùil,
Chì thu leis an t-sùil a th' agad.

"An cuala mi riamh a leithid, fheara 's a ghaoil!"

"'S tric a chì mi leis an aon shùil rud nach math leam còrr uair."

"Bha taibhsearan riamh ann, is bithidh," arsa bean-an-tighe; "'s mur a biodh rudeiginn de'n fhìrinn ann, cha b' urrainn iomradh bhi air a leithid de rud is taibhsearachd a h-uile linn riamh o chionn nan ceudan bliadhna. Dh'

fheumadh am facal 's an ealain, ma 's ealain i, bàsachadh uair éiginn. Nach 'eil mi ceart, a mhaighstir-sgoil?"

"Hm-m," ars am Maighstir-sgoil, "tha rudan neònach air an ìnnseadh, gu dearbh; 's nuair a chluinneas sinn pàirt diubh a' tighinn air an cois, cha 'n 'eil teagamh nach toir e aomadh air duine gu bhi deanamh seòrsa creidsinn ann."

"Tha na Gàidheil 's na h-Eireannaich a' creidsinn gu daingeann an taibhsearachd," ars am foirfeach.

"Nach ann á Eirinn a tháinig sinn air fad?" arsa Donnachadh Aotrom.

"'S e sin aon rud nach creid mise, co-dhiùbh," ars am maighstir-sgoil. "Bha na Gàidheil 'sa Ghàidhealtachd riamh—co-dhiùbh mu 'm bheil eachdraidh a' toirt cunntais orra—'s cha chuir duine 'sam bith as mo bheachd mi nach sinn na Cruithnich a thug an garbh choinneamh do na Ròmanaich."

"M' eudail sibh féin, a mhaighstir-

sgoil! Tha mi 'n dòchas gu'n toir na Cruithnich a dh' fhalbh as an Ros an diugh coinneamh a cheart cho garbh do na Frangaich."

"Horó! agus mo chion oirbh féin, a bhean a' chìobair, nach math a fhuaireadh agaibh e!" arsa Donnachadh Aotrom. "Ach, fheara, eudail! nach toir sibhse 'n aire a liuthad leum 's a thug sinn asainn bho 'n rud air an do thòisich sinn. Nach neònach far an stad bruidhinn, c'àite 'sam bith an tòisich i!"

Fad na h-ùine bha Màiri bhochd ag obair feadh an tighe 's ag éisdeachd. Bha a cridhe làn gu sgàineadh a' cuimhneachadh air an àrmunn àluinn a dh' fhàg a bheannachd bhlàth, a phòg mhilis, 's an gealladh daingeann aice an raoir. Bha e 'na sùilean fhathast nuair a sheall i as a déigh air, an déigh dealachaidh 's gun fhios an coinnicheadh iad gu bràth tuilleadh; ach bha té no dhà 'san Ros d'a seòrsa.

Sgaoil a' chuideachd glé anmoch 'san oidhche. Chaidh an tigh mu thàmh, is chaidh Màiri a bhruadar air a leannan, do leabaidh na clòsaid. Air an oidhche ud, agus air iomadh oidhch' eile, fhliuch a deòir a cluasag. Ach an ùine ghèarr thug litrichean Iain mòran de 'n smal bhàrr a cridhe mhaoith, òig; ged a b' iomadh latha aig luadhadh 's aig dannsadh, bhiodh a gàire cridheil os cionn cridhe ghoirt.

Dhùisg maduinn a' cheud latha 'n déigh na gillean falbh, gu bòidheach, aoibheil. Bha na cnuic 's na glacan, na dailtean 's na raointean air am failceadh an gaithean blàtha na gréine, bha dèarrsadh gu h-òirdheirc á speur gorm gun smal, gun bhruaillean; ach b' fhada 'n suidheachadh sin bho iomadh cridhe 'san Ros Mhuileach air a' cheart lath' ud. Agus O! b' iomadh a h-aon a bheireadh sùil fharmadach air an uiseig gu h-àrd air sgéith, 's i dòrtadh a nuas a ciùil bhinn gu talamh. Aig tobar 's

aig buaile bha na mnathan a' toirt comhfhurtachd do chéile. Am muileann 's an cèard-thigh choinnicheadh na fir, 's b' e 'n aon cheann-sheanachais a chluinnteadh 's gach àite. Ach ri ùine bhàsaich sin is thuinich gnothaichean na dùthcha gu 'n àitean àbhaisteach. Bha rud an tràth-s' 's a rithis a' togail cinn 's a' togail aire. Bhiodh sgeul an tràth-s' 's a rithis a' tighinn mu'n chogadh mhòr a bh' air dùsgadh, 's a' dol 'sna gaid; is bha gach nì dol air aghaidh gu réidh socrach mar nach do thachair dad riamh.

## EARRANN III.

Thachair na nithean so 'san Ros ri linn Bhonaparte. Cha robh cèarn de 'n rìoghachd uile nach robh a smùdan fhéin as; 's cha robh Muile, no idir an Ros, air leth air àitean eile. Bha mòran sluaigh feadh na dùthcha air an àm shònruichte so. Bha còrr agus ceithir mìle pearsa an sgìreachd Chill-fhinichein, 's cha robh e ro-dhuilich da-rìreadh buidheann shaighdearan a thogail ann, cho gasda, 's cho calma, 's cho eireachdail, 's a chuir riamh claidheamh air leis no còta dearg air dhruim. Agus thachair sin.

Bha Bonaparte air teicheadh as a' phrìosan agus air faotainn aon uair eile air ceann armailt mhòir na Fraingе. Bha'n Roinn-Eòrpa uile air a h-uilinn ach Breatunn a mhàin. Chaidh armailt mhòr a chur r' a chéile agus, le Well-

ington air a ceann, chaidh iad a thoirt coinneamh do na Frangaich aon uair eile. Bha teanntachd mhòr 'san rìoghachd air fad, agus cha robh oisinn dith nach do rinn a cuid fhéin a dhìon onoir is treubhantas Bhreatuinn.

Cha b' i Muile bu lugha rinn an Albainn; 's cha b' i 'n Ros bu lugha rinn am Muile. Cha robh croit no baile nach do chuir clach 'sa chàrn, an dà chuid an saighdearan 's an òifigich. Cha robh baile fearainn anns nach fhaighteadh a dhà no trì dh' òifigich airm. Bha còirneilean 'sna Fidein 's an Cnoc-mhaolagain, agus caipteanan an Aird-fhionaig 's an Uisgean 's am Bun-easain. Bha 'n sgìreachd làn de shluagh àluinn, neartmhor, calma, cruadalach, uaibhreach mu chùisean cogaidh, 's fuil strìtheil an athraichean d'am bu dual a bhi dàn 'sa chath, fathast a' ruith blàth 'nan cuislean, 's an t-sradag a chum dùthchas beò 'nam broilleach bho 'n do chrochadh

an claidheamh mu dheireadh an déigh bliadhna Thèarlaich, a ghnàth 'ga fhadadh le sgeòil-taobh-an-teine anns an oidhche fhada gheamhraidh. Cha b' ionghnadh iad a bhi deas gu dol 'nan airm nuair a shéid trompaid a' chogaidh g' an gairm a dhìon na rìoghachd. Fhreagair iad òrdugh an rìgh gu dol 'nan éideadh, mar is tric a fhreagair an athraichean òrdugh Dhubhairt, agus b' iomadh claidheamh cruaidh, fuilteach a thug glag a' dol 'na thruaill aig an àm shònruichte so 'san Ros.

Ach chaidh ùine seachad 's thòisich litir an déigh litir air tighinn o na fir a dh' fhalbh thar a' chuain. Bha naidheachdan a' briseadh an traths' 's a rithis am mach mu 'n chogadh ; té ùr an diugh is té ùr eile am màireach. Na 'm biodh nì sònruichte 'sam bith r' a innseadh chluinnteadh bho 'n mhinistear e nuair thigeadh an *Journal* uair 'san t-seachdain, no math dh' fhaoidteadh, nuair gheibheadh e fios bho 'n cheann-

armailt a nìos à Lunnainn, 's a ghlaodh-adh e 'san eaglais e. Ach b' e Iain Taibhsear fìor ghille-naidheachd na dùthcha. Cha robh clach de 'n sgìreachd nach robh e siubhal uair 'san t-seachduin a' cruinneachadh uighean 's 'gan cur do Ghlascho leis gach dara bàta thogadh seòl ri crann, am Bun-easain no am Port-Uisgein, no 'n I. Eadar Càrsaig is Peighinn-a'-Ghaidheil 's Cill-fhinichein, bha Iain a' faotainn eachdraidh a' chogaidh; 's nuair a thill-leadh e'n Ros bhiodh e air a shéisdeadh le ceistean. Cha b' e cor a' Phosta ruaidh dad a b' fhèarr; nuair thigeadh e uair 'san t-seachduin as an t-Sàilean le mhàileid litrichean, choinnicheadh muinntir na Saor-pheighinn is Shiaba aig geat Aspuill e, agus an còrr de 'n chuid iar de 'n dùthaich am Bun-easain; 's b' e sin an cridhealas 's an fhealla-dhà bhiodh am measg na h-òigridh a' feitheamh ris a' Phosta gus a h-uile h-àm 'san oidhche, agus astar mòr aig

pàirt diubh a dhol dachaidh, mar a bha Màiri chìobair fhéin.

"An t-each odhar 's e fo dhìollaid, 's coltas rìgh am marcachd air," theireadh Donnachadh Aotrom, nuair thigeadh am Posta am fradharc thar Bruthach Thaoslainn.

"Mur an e an rìgh a th' ann, 's e ghille th' ann," theireadh am Posta.

"Tha sinn an dòchas gu 'm bheil tilleadh taitneach agad air an turus so, ma tà, is sinn cho fada feitheamh ort," arsa Donnachadh.

"Cha'n e tilleadh a' mhadaidh-ruaidh a th' agamsa uair air bith," theireadh am Posta.

"Ciod e 'n tilleadh a tha 'n sin?"

"Tha tilleadh falamh," ars am Posta, "Tha agamsa de litrichean an nochd 's gur gann a tha de dh' airgead odhar 'san Ros na thogas iad."

"'S math do naidheachd, 'ille. Cumaibh cìrean nan cearc dearg, a

mhnathan òga, is gheibh sibh airgead odhar gu leòir bho Iain Taibhsear air son nan uighean," arsa Donnachadh.

"Haoi orra, ho ró! ha hà!" ghlaodhadh a' chuideachd gu léir, le bualadh bhas. Dh' fhosgladh am Post a mhàileid, is cha chluinnteadh 'gaoir a' chath' leis gach aon a' glaodhaich còmhla: "Am bheil litir do 'n mhinisteir ann; is am bheil litir do 'n aon so 's do 'n aon so eile ann?" gus am fàgadh iad am Posta bochd 'cho bodhar ris na gobhair 'san fhoghar,' mu'n d' thubhairt iad e.

Fhuair Màiri a' cheud litir bho Iain, agus is iomadh uair a leugh si i 'na closaid ri solus a' chrùisgein, agus a dh' aithris i rithe-féin na facail bhlàth, mhilis bho pheann 's bho chridhe leannain a bha cho fada bho com ach cho dlùth 'na cridhe. Bha sreang dofhaicinn a' dol thar bheann is chuan eadar Iain is Màiri agus a' giùlan an smuain gu chéile. B' e smuain a

mhàin e, ach b' e 'n litir do Mhàiri com is pearsa Iain féin.

"Cha leig sibh leas dol gu Eileig-na-Lùraich an dà latha so. Innsibh dhuinn an do rinn i fiosachd fhìor duibh," theireadh Donnachadh Aotrom nuair a gheibheadh e grunnan de na h-ingheanan còmhla air blàr-mòine no air cliath-luadhaidh; is cha robh té nach dèanadh lachan cridheil gàire. Ach có 'n té a dh' aidicheadh gu 'n deach i riamh a dh' iarraidh fiosachd air Eileig—ged nach robh aon té dhiubh a bha saor 'san nì?

"Pàighidh an cogadh so do dh' Eileig gu math no tha mise air chùl mo naidheachd," theireadh Donnachadh. "Obh, óbh! nach iomadh sainnseal ceutach a gheibh i: cnap de dh'ìm ùr, peic bhuntàta, feardan clòimhe, 's a' mhin eòrna air ùr thighinn bho dhà chloich mhòir a' mhuilinn; ha, ha, hà! 'S iomadh rud a chì am fear a bhios am muigh anamoch."

Ghàireadh na h-ìnghnean a' maoidh-eadh an dòrn air Donnachadh 's gun té dhiubh nach robh a' tuigsinn a cionta féin.

Bha Eileag-na-Lùraich, mar their-eadh iad rithe, a chòmhnuidh am bad glé leth-oireach 'sa choimhearsnachd; a bothan beag dubh aig bun cnuic anns a' ghleannan chaol, dhorcha troimh 'n robh abhainn Thìr-Chonnail a' srùth-ladh 's a slapraich am measg nan sonnachlach air an t-slighe chama-lùb-aich chuartagaich gu ruig Loch Aspuill. Bha e 'na chleachdadh aig gòragan nighean a bhi dol a dh' iarraidh fiosachd oirre, is bho 'n a bha 'n gnothach a' pàigheadh do dh' Eileig, cha chaomhnadh i fiosachd orra. Bha suidheachadh an tighe, uaigneas an àite, agus coltas na caillich, le h-aodann buidhe, preasach, falt caisreagach, breac-liath gun chìreadh a Dhòmhnach, a Luan 's a Shathurna, 's a làmhan fada, caola, buidhe, seargte, a' toirt

buaidh ghisreagaich air na h-ìnghnean nuair thigeadh iad air thurus chuice. Shuidheadh iad air clachan mu 'n cuairt an tighe a dh' éisdeachd ciod e bh' aice r' a ràdh. Dheanadh Eileag con-shuidhe mu choinneamh an teine, bheireadh i lùireach dhubh m' a ceann, is anns an t-sàmhchair a bhiodh stigh thòisicheadh i air roinn na luatha a null 's a nall le bioran beag, dubh, 's a' monmhar sean-achais rithe féin. Bhiodh na h-ìn-ghnean ag éisdeachd an uamhas, agus osnaich na gaoithe muigh, cho math ri slapraich na h-aibhne agus gearan na caillich-oidhche, a' neart-achadh na h-oilltealachd a bha mu 'n cuairt. Dh' éireadh an sin a' chailleach is dh' ìnnseadh i fortan do gach té air leth, gus an toireadh na balaich a bhiodh a' far-chluais ràn asda air an taobh am muigh. A' turamanaich, 's i 'na suidhe air cathair, theireadh i ri Màiri, " Chì mi Iain air uilinn ; ach m-m-m, ciod e

'sam bith a thachras, m-m-m, bithidh e air do chluasaig fhathast."

"Nach neònach an rud a tha i ag ràdh daonnan rium-sa mu Iain," arsa Màiri ri Mòir Bhàin air an rathad dachaidh.

"An dà, tha e cur ionghnaidh orm, co dhiùbh," arsa Mòr. "'S ann a shaoileas mi gur e th' ann: tha rudeigin aice fodha. Ach tud, tud! có bheireadh feairt oirre, an t-sean bhradag phreasach, pheasgach; cha 'n fhèarr òinsichean tha dol far am bheil i."

"Gu dearbh, cha 'n fhèarr," arsa Donnachadh Aotrom, 's e dìreach fo chùl a' ghàraidh, "'s math a fhuaireas agad e, Mhòir."

"U! hi-hi-ì!" sgreuch na cailean, 's am mach ghabh iad mar gu 'm biodh na coin riutha.

"Tha mi duilich nach do chòrd fiosachd Eileig ruibh. Ciod è mar tha dol do Mhurchadh, a Mhòir? Ho, ho, hó! Tuigidh an cù fhéin a chionta,"

ghlaodh Donnachadh an ceann àrd a chinn, gus an do thilg mac-talla Bheinn Lì an fhuaim tarsuinn an gleann gu cnoc bàn na Saor-pheighinn; ach thug na caileagan an casan leotha.

Cha do leig Màiri cainnt na caillich as a cluasan fad na h-oidhche :—ciod e 'sam bith a thachras, bithidh e air do chluasaig fhathast. "Ach nach gòrach mi toirt géill d'a leithid de dh'fhaoineas," theireadh i rithe féin. Ach bha daonnan an rud a' tighinn an uachdar gus an do thuit i seachad 'na cadal, a dhol thairis air a' cheart ni an riochd na suain. Cha robh teagamh aice an Iain, 's cha robh uair a leughadh i a litrichean nach neartaicheadh 's nach ath-bheothaicheadh a h-earbsa ann.

## EARANN IV.

Bha'n t-arm Breatunnach air camp-achadh am Brussels, agus buidheann an déigh buidhne a' taomadh a steach seachdain an déigh seachdain; is bha mòran de ghillean an Rois nach fac a chéile an déigh dol thar Chaol Muile. Bha aig gach fear de 'n arm cheang-ailte, gu sònruichte, dol gu réisimeid fhéin, is chaidh mòran ùine seachad mu 'n do thachair pàirt diubh r'a chéile 'sa champ 'san dùthaich chéin.

'S ann an sin a bhiodh an fhearas-chuideachd nuair a thachradh comp-anaich 's càirdean 's luchd-dùthcha air a chéile, fad o 'n daoine 's o'n cuideachd 's o'n dùthaich. Fear a' gabhail naidheachd o fhear, 's am fear mu dheireadh a fhuair litir a' toirt seachad na naidheachd a b' ùire, 's a' chuid bu mhò 'ga dheanamh de 'n naidheachd

bu lugha na'm b'ì b' ùire. 'S i so fàgail àiridh an eilthirich: tha chridhe fathast 'na dhùthaich móran úine an déigh dà a fàgail; 's an ni nach toireadh e 'n aire da ach mar osag na gaoithe samhraidh a' siubhal am measg nan craobh is thairis air an raon, nuair bha e am measg an t-sluaigh leis an d' fhuair e àrach òg, tha e leis mar naidheachd annasach, agus sin ag ùrachadh a' chàirdeis a th' aige ris an t-seann tìr agus a' teannachadh a' chomh-cheangail nàdurra tha fathast eatorra, ged is fada bho chéile iad.

B' iad na tighean òil na h-aon àitean céilidh. 'S iomadh deoch-slàinte mhath Ghaidhealach a chaidh òl annta, agus òran math Gàidhlig a chaidh a sheinn annta, fhad 's a bha 'n camp ri chéile. Chruinnicheadh iad còmhla 'san oidhche: Gaidheil mheanmnach, sgairteil, ghasda as gach cèarn agus eilean 'sa Ghaidh-ealtachd. 'S iomadh facal a rachadh a sgoltadh bho 'n a lìonadh a' cheud

ghloine gus an tràghadh am fear mu dheireadh, agus 's iomadh gloine bhiodh eatorra.

"Saoghal sona, sàmhach duit; do chridhe seirmeach, slàn; do thigh gun bhoinne-snidhe, 's do chiste mhine làn," ghlaodhadh fear, 's a ghloine 'n togail fad a ghàirdean os cionn a chinn.

"Slàinte mhòr agadsa; slàinte bho bhalla gu balla; 's air ar barrachd eòlais; an latha chì 's nach fhaic dhuibh; so oirbh, fheara! Suas i! Ho, ré-é-é!" Ghlaodhadh na bha stigh gus an toireadh an àrach fuaim bho oisinn gu oisinn.

Bhiodh òran an sin aig fear mu seach. Chluinnteadh seirm shunndach "Och ho rò, 'ille dhuinn," fad air astar, agus gillean gasd' a' togail an fhuinn.

"Gu ma buan duit, 'ille; 's loinneil a chaidh thu ris," arsa fear an sin ris an fhear a ghabh an t-òran; "cha chreid mi gus an cluinn mi atharrachadh, nach

'eil thu féin cho Muileach ris an òran. Am bheil mi ceart?"

"Ceart gu leòir, a charaid; is Muileach mi bho mhullach mo chinn gu bonn mo choise; 's tha sè troidhean eadar an dà chuid sin diom."

"Ann an sud i, charaid, agus tuilleadh eòlais ort; is Muileach mi fhìn, cuideachd," ars a' cheud fhear a labhair; is thug na gillean crathadh cridheil, sunndach air làmhan a chéile.

"Có 'd as a thà thu?" ars esan a rithis.

"A Loch Buidhe nam mèirleach," ars an dara fear, is bhuail na bha stigh am basan air a chéile.

"Có 'd as a nis a tha thu fhéin, bho 'n is Muilich le chéile sinn?"

"A Creitheach Dhubh nan cailleach," fhreagair an Rosach, oir b' e sin a bh' ann.

"Ha, ha, hà-à-à!" Ghàir na bha stigh. "An cualas riamh dà fhreagairt is fèarr; fear a Loch Buidhe nam

mèirleach is fear eile a Creitheach Dhubh nan cailleach? Ha, ha, hà-à-à!"

"Nach fhad o 'n a chuala sinn: 'Na Fidein's Ard-tunna's Creitheach Dhubh nan cailleach, trì àitean is miosa 'm Muile dhol a dh' iarraidh mhnathan," arsa fear de'n chuideachd, "'s cha 'n 'eil beachd dhomh gu deimhinn gu 'n cuala mi aon nduinne riamh roimhe aig am bheil a fhreagairt cho deas ris an Rosach; agus so air na 'Muilich bho dhubhar beann', slàinte mhòr, fhada."

Thaomadh thairis fichead gloine, 's 'na dhéigh, thug fichead gloine falamh gliong air bórd cruaidh daraich.

"Le 'r cead, a charaid," ars an Rosach, "tha mi meallta 'm bharail no 's Sgitheanach thusa."

"Seadh, Sgitheanach gu chùl," fhreagair e.

"Dh' aithnich mi sin 'or a chainnt;' their thusa *nduinne* ri *duine*, 's an uair a their sinne *gu cinnteach*, their

thusa *gu deimhinn.* Nach eil mi ceart ?"

"Tha, gu deimhinn."

"Ha, ha hà-à-à ! Cluinnibh sud a rithis" ars a h-uile fear riamh.

Ghàir an Sgitheanach cho math ri càch, agus a' leantainn, ars esan : "Is Sgitheanach mi da-rìreadh, agus fhuair mi m' àrach fo sgàile Stùic Mhic Leòid, far an d' aithris mac-talla nan creag ceòl binn, milis thri gineal de Chloinn Mhic Criomainn ; agus, och, och, b'e sin am bòrd fuaim a thogadh gu glan gach miar anns na puirt lùbach loinneil bho phìob-mhòir Phàdruig, 's a thilgeadh gu glan thar Bhoraraig iad gus am bàsaicheadh iad 'san astar anns na cnuic a b' fhaide air falbh. So so, air Stùic Mhic Leòid 's air tìr ar gaoil air fad, na tha sinn ann. Slàinte ! Suas an t-slige, 's sìos an caochan ! Slàinte !" Is dh'òl na fir air a chéile le aoibh 's le subhachas ro mhòr.

"Dìreach facal no dhà is deoch an

doruis," arsa fear, 's e 'g éirigh 'na sheasamh; "Tha mi gu *meth* toilichte thuigsinn gu bheil fear no dha an so a Muile, bho'n is Airidh-ghàidhleach mi fhéin cuideachd, 's bho 'n a thàinig and latha thug oirnne dol am *mech* a dhìon ar dùthcha, thar leom gu bheil e 'na,—'na ni car taitneach gu 'n d' fhuair sinn, co-dhiùbh, cothrom air dheòlas a chur air a chéile ann an tìr chéin. Tha luidhte nach *techramaid* air a chéile gu *brèth* 'nar dùthaich fhéin; agus dèanamaid, ma tà, suas càirdeas a sheasas a' chòir duinn, ma tha 'n dàn duinn tilleadh gu *brèth* d' ar glinn bhòidheach fhéin; agus so air a 'chàirdeas ùr. Suas i rithisd; suas i!"

"'S ann, a Ile tha thusa," ars an Rosach.

"'S ann," ars an t-Ileach.

"Có chuid dith?"

"Eòrabus."

"Mur h-e Eòrabus, 's e 'bus' air choireiginn eile," ars an Rosach. "Nach

fhad o'n a chuala sinn, 'ceithir busa fichead an Ile, is ceithir àirde fichead am Muile;' Muileach is Ileach is Sgitheanach. Cha 'n 'eil fhios a'm idir nach i 'n Aird-bheag a th' againn an so"—ris an Ileach—"no math dh' fhaoidteadh, Tailisgeir"—ris an Sgitheanach—"no rud nach miosa dad: stuth nam briuthas beag a Muile air a bhaisteadh le h-uisge fìorghlan o chìochan nan stùc far an neadaich an tàrmachan 's an seas gu spailpeil àl an fhéidh. Ho ré-é-é! Suas a rithisd i! Ar dùthaich 's ar càirdean. Ho ré-é-é!"

Dh' òl na gillean an deoch-slàinte gu h-iollagach, aighearach, is dhealaich iad le toil-inntinn, 's an dòchas gu 'm biodh aon oidhche chridheil eile fathast aca mu 'n cuireadh peileirean glasa nam Frangach sgaradh goirt eatorra.

Chaidh an dà Mhuileach an cainnt chàirdeil r' a chéile an déigh dol am mach.

"An dà," arsa 'm fear á Loch Buidhe, "tha mi glé thoilichte gu 'n do thachair fear-dùthcha orm."

"Tachraidh daoine ged nach tachair na cnuic," ars an Rosach.

"An dà, thug thu dìreach am facal as mo bhial," ars am fear eile, "'s bha mi dìreach a' dol a ràdh gu 'n do thachair uair roimhe Rosach eile orm 'san Spàinnte an dòigh a cheart cho iongantach; is b' e sin a' cheart fhacal a thubhairt e fhéin: tha fhios gur h-aithne dhuit an duine, Iain Mac Gill-eathain a Bun-easain."

"Thud, thud! nach 'eil fhios gur h-aithne, cho math 's is aithne dhomh mo chas," ars an Rosach. "As an t-Saor-pheighinn a tha e, ach 's e Bun-easain a their sinn air fad, bho 'n is e is fhèarr a thuigeas coimhich. 'S an aithne dhuit Iain Bàn na Saor-pheigh-inn?"

"'S math sin, agus glé mhath, e fhéin agus a bhean. Agus O! nach

iomadh oidhche shunndach a chuir mi seachad 'nan tigh. Ochòin, ochòin! 's iomadh sin; 's b' e sin a' chàraid bhlàth-chridheach, chàirdeil."

Cha do mhothaich am fear a bha labhairt mar a dh' atharraich gnùis an Rosaich le ionghnadh ris an t-seanachas, mar a thog e mhalaidhean 's a dh' fhosgail e shùilean 's a bheul.

"A bhean!" ars an Rosach, "A bhean! Feumaidh gu'm bheil thu dèanamh mearachd. Cha 'n 'eil am fear tha mise 'g ràdh pòiste idir; chionn 's aithne dhomh fhìn a leannan a tha a' dol a phòsadh cho luath 's a gheibh e mar réir as an arm."

"Cha'n aithne dhòmhsa an còrr de 'n ainm," ars am fear á Loch Buidhe, "ach tha fhios a 'm gu'm bheil am fear is aithne dhòmhsa pòiste, co-dhiùbh, agus gu'n do bhaist e cuideachd."

Sheas an Rosach 's fiar 'na shùilean, 's e 'na thosd, 's a' smaointinn; 's an sin a' cur carain bhig 'na cheann, ars

esan: "Feumaidh gu 'm bheil rudeiginn neònach ann, cuideachd; 's iomadh latha suiridh iad; 's bha iongantas air a h-uile duine nach robh e 'ga pòsadh uair no uaireiginn de na bha e aig an tigh. Feumaidh gu 'm bheil rudeiginn ann," 's e daingneachadh nam facal fear an déigh fir le nodadh sgaiteach d' a cheann.

Dh' fhàg iad 'oidhche mhath' aig a chéile is thug gach fear a gharaidh fhéin air.

'S iomadh smaointinn a ruith an ceann an Rosaich mu 'n do chaidil e; agus bha a' chuid bu mhotha dhiubh air fallsachd Iain Bhàin na Saor-pheighinn, agus mar a mheall e a dheagh bhanacharaid, Màiri laghach a' chìobair, nighean peathar a mhàthar. Ach bha fiughair ri réisimeid Iain 'sa champ a h-uile latha, ach a' ghaoth a bhi fàbharach, is bha e 'n geall faotainn am bun na cùise, ma b'e Niall Mhàrt-uinn a b' ainm da.

## EARRANN V.

"Am bheil guth air a' chogadh?" B'i sud an aona cheist aig an tigh. Cha robh neach a thigeadh bho cheann shuas na dùthcha nach biodh air a chuartachadh le ceistearan. B'e Iain Taibhsear aon ghille naidheachd na dùthcha. Bha e daonnan air shiubhal bho cheann gu ceann de'n sgìreachd, 's cha robh uair a thigeadh e gu baile nach biodh rudeiginn ùr aige mu 'n chogadh. Bha Fear-Chàrsaig daonnan a' faotainn nam paipearan agus mòran litrichean bho chuid de chuideachd a bha 'nan òifigich ri aghaidh bualaidh; is cha robh uair a bhiodh Iain an rath-ad nach cluinneadh e h-uile dad a b' ùire; 's an uair a thilleadh e dhachaidh bhiodh a cheann cho làn naidheachd 's a bhiodh a bhascaid de dh' uighean. Cha b' e idir a h-uile duine liùbhradh

sgeul cho math, loinneil ris; is c' àite 'sam bith am biodh e air chéilidh, bhiodh an tigh làn gus an dorus. Thàinig an *Journal* gu Maighstir Dúghall, is bha iomradh gu'n robh na Frangaich air an rathad gus a' champ Bhreatunnach, is cha robh duine nach robh air a chorra-biod a chluinntinn an deach blàr a thoirt. Bha mòran a bha 'n cuideachd air falbh, air an robh eagal an naidheachd a chluinntinn, gun fhios ciod è bhiodh 'na cois; ach, air an làimh eile, bha iad ro thoileach fuasgladh fhaotainn bho 'n champar inntinn 'san robh iad, air dòigh air choireiginn—thigeadh i an taobh a shanntaicheadh i.

Bha tigh a' chìobair aon oidhche làn mar a b' àbhaist, nuair a nochd Iain Taibhsear a stigh. B' e sud daonnan a cheann-uidhe nuair a thilleadh e bhàrr a thurais agus naidheachd ùr aige, agus aig an àm so b' e daonnan a bheatha.

" Fàilte ort fhéin, Iain; có 'd as a

thug thu a' choiseachd an diugh ?" arsa Donnachadh Aotrom.

"An dà, thug á ceann-ìochdrach na dùthcha, cho fad 's a leigeadh Caol-Ithe leam," ars Iain.

"A Creitheach ?" arsa bean a' chìobair, 's i leigeil nan càrd air a chéile. "An robh thu a chòir duine bhuineas dòmhsa ?"

"An dà, bha," ars Iain 's e sealltainn am mullach an tighe. "Seadh ; fhuair iad litir bho Niall.

"Niall Mhàrtuinn ?" arsa bean a' chìobair.

"Seadh ; ach cha robh mòran innte."

"'S math beagan fhéin," arsa Donnachadh Aotrom. Cluinneam do sgeul."

"An dà, ged a chluinnear, cha 'n 'eil innte ach sgeul gun dreach, tha fhios a'm," ars Iain, 's e toirt sùil-fhiar air Màiri, 's i 'na suidhe aig a' chuibhill a' snìomh lìn.

"Tha sud chugadsa, Mhàiri," arsa Donnachadh, is ghàir na bha stigh.

" Cha'n 'eil fhios ciod è tha ri tighinn."

Sguir crònan na cuibhle nuair a rug Màiri air an roth, is dh' éisd i le fiamh ghàire ciod è bh' aig Iain r'a ràdh.

Bhlaiseagail Iain a bheul uair no dhà mu' n do labhair e, 's e mar gu 'm biodh leisg air tighinn am mach leis an ùirsgeul.

" An dà," ars esan, " 's ann a bha Niall ag ràdh 'san litir a chuir e, gu 'm bheil Iain Bàn na Saor-pheighinn pòiste an Sasunn, agus aon duine cloinn aige."

" Ubh, ùbh! tubaist ort," ars am Maighstir-sgoile; " cha mhath an t-àite 'n do liubhair thu do naidheachd," 's e dèanamh triotain ghàire, 's a' sealltainn air a' chuideachd thairis air a' phaipear a bha e leughadh.

Bha'n còrr cho balbh 's ged a thigeadh boinne fala 'nam beul. Bha 'n ùirsgeul so am measg na coimhearsnachd fada roimhe sud, ged nach do ràinig e cluasan muinntir a' chìobair

gus an do leig Iain gu tubaisteach am mach i.

Dh' fheuch e ri gabhail aige fhéin 'sa mhionaid le ràdh nach robh neach 'sam bith ach a' deanamh fealla-dhà de thuairisgeul Nèill Mhàrtuinn. Ach cha'n ann mar sin a ghabhas leannan uair air bith sgeul de'n t-seòrsa so. Rinn an urchair chearbach làrach an cridhe Màiri, ged nach robh a h-aon 'san dùthaich a bu lugha thug creideas do 'n fhuaim a rinn an làmhach, ged a b'e a deagh charaid fhéin a loisg i. Lean i air càrdadh 's thugadh seanachas eile stigh; ach ged a bha Màiri cho sunndach, bruidhneach 's a bha i roimhe, chìteadh 'na gnùis 's an ruiteachd a gruaidhean gu'n do sgath an rud oirre.

Nuair a dh' fhalbh an luchd-céilidh, dheasbud i fhéin 's a h-athair 's a màthair a' chùis.

" Cha 'n 'eil mi creidsinn guth dheth," ars a màthair, " ach aig an àm cheudna,

ciod è fios nach fhaodadh rudeiginn bhi ann ?"

"Fanadh sinn r' a dheireadh, co-dhiùbh," arsa Màiri le gog aighearach d' a ceann, 's le guth aotrom, iollagach a chuir sgàil-bhrat air a faireachd-ainnean—ach sgàil-bhrat trid-shaoil-seach thairis air a fìor fhaireachdainn, ged a bha earbsa gun chrìch aice an Iain.

"Tha sin ceart gu leòir," deir a màthair, "ach có dh' fhaodas mòran earbsa chur anns an eun fhalbhaideach ?"

"'S tric a neadaicheas e aig an tigh air a shon sin," arsa Màiri gu cridheil.

"B' àill leam, air a shon sin, 's air fad, an t-eun a chaidleadh 'san aon chuachan, a gheamhradh 's a shamh-radh," ars a màthair.

Cha d' thubhairt Màiri an còrr. Bu mhath a thuig i có ud air an robh a màthair a' tighinn. Bha Fear nan Tòrr an geall air Màiri iomadh latha. Bha a chuid fearainn farsuinn, 's a

chuid spréidh lìonmhor; ach ged bha, cha toireadh Màiri a gaol do shean fhear, ged is iomadh oidhirp a thug a màthair air son a tàladh air, is cùl a chur ris an t-saighdear aig nach robh ni air muir no air monadh.

Chaidh an tigh mu thàmh. Chaidh Màiri do 'n chlòsaid; ach cha b' ann a chadal. Thug i mach as a' phasg litrichean Iain feuch an dèanadh i mach an robh coltas aon ni air cùl an t-seanachais; ach cha robh. Bha cainnt Iain dìleas gu leòir, is chomh-dhùin i nach robh anns an naidheachd ach seanachas gun seadh, gun bhonn. Shìn i i fhèin air uachdar na leapa, agus, smaointich i thairis is thairis air an rud; ach d' a h-aindeoin, nuair a sguireadh i smaointinn thigeadh e'n uachdar a rithis gus an toireadh a' chuileag fhaoin a bha 'g imeachd mu 'n cuairt lasair a' chrùisgein air falbh a h-aire am feadh a bhiodh an cearcall a bha a' chuileag a' dèanamh a' fàs na bu

lugha 's na bu lugha, gus mu dheireadh an toireadh e dearrasan 'san lasair 'san robh i air a slugadh suas.

"Cha 'n 'eil fhios a'm, an déigh na h-uile rud, nach 'eil mi cho faoin ris a' chuileig fhéin; ach seasaidh mi ri m' fhacal gus am faic mi a' chuid mu dheireadh dheth" theireadh i rithe féin.

"'Bithidh Iain air do chluasaig fhathast,' mu'n d' thubhairt Eileag e; ach có 'n t-Iain? Is minic a bha ionghnadh orm d'a cainnt; 's cha'n 'eil fhios a'm nach eil mi 'ga tuigsinn na's fhèarr a nis; ach fanaidh mi r'a dheireadh, 's cha chreid mi guth de'n tuairisgeul."

B' e sin a rinn i; 's an uair a chaidh an crodh air àiridh 's a chaidh na caileagan còmhla g' an aire 's g' am bleoghann, 's a dhèanamh an ime 's a' chàise, chaidh an ùine seachad gu sunndach, cridheil, le ceòl 's le òrain, le dannsadh 's le mir-chath; oir cha bhiodh oidhche nach biodh na gillean òga

tighinn air chéilidh thar mìltean de mhonadh; is bheireadh cnuic chreagach, fhraochach Bheinn-an-aonaidh fuaim 'san anamoch le ceòl na pìoba, séis nan òran is gàire-greadhnachais na h-òigridh, gus an cluinnteadh gog a' choilich 'sa choill is ceilear binn na h-uiseig far nach fhaicteadh i air sgéith am measg neul glas na maidne.

Bhàsaich an tum-tam mu phòsadh Iain, is bha cridhe Màiri dhà mar a bha e 'n latha dhealaich iad; is bha sùil aice nach biodh an ùine fada gus an coinnicheadh iad a rithis, agus gur h-ann a bhiodh an comh-cheangal a bha eatorra na bu làidriche na bha e riamh 'nan sùilean fhéin 's an sùilean chàich. Mar an ceudna, 's ann a bhiodh r' a fhaicinn nach do chuir tuaileas 'sam bith ball-dubh air an gaol d'a chéile no mionaid de sgaradh eatorra, ged a bha cuantan is rìoghhachdan eatorra.

## EARRANN VI.

Ach, mar a dh' ìnnseas bruaillean nan speur 'sa mhadainn bhòidhich shamhraidh, a' bhuirbe a tha ri teachd, b' ann mar sin a thàinig, mu dheireadh, ceud sgeul nam buillean gailbheach chaidh a thoirt eadar na Frangaich 's na Breatunnaich. Cha mhòr a thug feart air Iain Taibhsear aig an àm; ach b' iomadh h-aon a chuir a bhuadhan an sgeig an déis laimhe.

Bha a' chéilidh cruinn mar bu dual daonnan an tigh a' chìobair. Bha Iain air a' chuideachd, is bruidhinn thograch thall 's a bhos. An trian na braise leig Iain a cheann a null thar cùl na cathrach, shìn e a làmhan 's a chasan, is sheas a dhà shùil geal 'na cheann. Shaoil a' chuideachd gu 'm b' e laigse thàinig air, is shìn iad air uisge a chur air aodann. An ceann greis, nuair a

bha e mar gu 'n tigeadh e chuige féin, thòisich e air seanachas a chuir uamhas air na bha 'n làthair.

"Ochòin, ochòin!" ars esan, "nach b'e 'n sealladh e! Chì mi luchd nan còtaichean dearga 'nan sìneadh air an raon mar dhuilleach nan craobh air madainn ghaothail fhoghair. Tha na gunnachan mòra air gach taobh a' dìobhairt am mach air gach àrdan; 's an t-sligeanach phrais mar ghaithean bàis bho neòil nan speur a' sgàineadh am measg mhìltean fear. Tha mìltean musg a' spùtadh teine, 's peileirean glasa a' dèanamh an ceann-uidhe an uchd nan àrmunn. Tha dealan nan speur gruamach a' drìlseadh air lannan geala. Chì mi gillean an fhéilidh a' togail am mach ri uchd an nàmh 's 'gan cuibhleadh air ais mar thonnan na fairge air an sgiùrsadh le doininn nan sian ri aodann cladaich ghairbh. Ach, O, tha iad air briseadh troimh ghàradh nam biodag guineach. Tha mi air an call am measg

nan nàmh. Obh, óbh ! hm-m-m ! Chì mi a' briseadh am mach air an taobh eile iad. Tha 'n ruaig air an nàmh 's a' bhuaidh aig cuideachd mo ghaoil. Ach, ochòin, ochòin ! nach—nach iomadh ursann cheutach a bha treun an toiseach a' chath a' tha 'n nochd 's a dhruim ri talaimh, 's an luachair ghorm a' cromadh os a chionn le tùrsa, is deatach an fhùdair mar sgàil dhubh a' bhàis a' snàmh gu fann thar na faiche, far an do bhàsaich mìltean sonn 's an cluinnteadh gearan trom nan sàr le 'n creuchdan—O, hm-m-m—"

Thog Iain a cheann is sheall e mu'n cuairt mar gu 'm biodh e 'n déigh dùsgadh á breislich. Sguir an snìomh 's an càrdadh is bha na bha stigh ag éisdeachd le'm beòil 's le'n sùilean.

"Ach ciod è fo shluagh an t-saoghail mhòir air fad a th' air tighinn ort, Iain ?" arsa Donnachadh Aotrom mu dheireadh. "'S ann a shaoil sinne gur ann a bha thu 'n déigh do mhothachadh

a chall, no gu 'n d'thug thu greis ann am briuthas mu 'n d' thàinig thu stigh!"

Dh' fhan Iain 'na thosd ; thug e sùil no dhà mu 'n cuairt is dh'éirich e mach.

"Cha'n'eil teagamh nach e tabhasg a chunnaic e," ars am maighstir-sgoil. "Chuala mi iomadh uair gur e sud suidheachadh 'sam bi iad nuair tha sealladh a' tighinn, mu'n coinneamh—ma tha leithid de nì ann agus taibhsearachd—an sùilean a' seasamh 'nan cinn, is iad mar gu 'm biodh iad gun umhail c' àite 'm bi iad no có tha 'gam faicinn no 'gan cluinntinn."

"Thalla, thalla," arsa bean-an-tighe; "'s ann a ghabh mi fhìn eagal nuair a chuala mi 'n duine bochd."

"Ghabh mi fhìn; ghabh mi fhìn," ars a h-uile h-aon riamh.

"Ach, co-dhiùbh, gabhaidh sinn beachd," arsa Donnachadh Aotrom. "Math dh' fhaoidteadh ged nach d' thàinig réiseimeid Chill-fhinichein air a

bonn, gu 'n d' thig so air a' chois ceart gu leòir. Fanamaid r'a dheireadh."

"Ho, hó!" ars a h-uile h-aon riamh, "gun chiatamh ort, a Dhonnachaidh."

Mu thuaiream ceithir-la-deug an déigh so, bha grunnan fhear 'nan seasamh aig cistean dubh Thigh-a'-chladaich a' deasbud 's ag iomairt air cùisean coitchionn thall 's a bhos, nuair cò thàinig am measg na cuideachd ach Donnachadh Aotrom.

"Có 'd as thug thu choiseachd, a Dhonnachaidh," arsa fear.

"An dà, thug as a h-uile àit' an robh mi," arsa Donnachadh; "agus 's iomadh sin."

Shuidh Donnachadh air cloich a lasadh na pìoba, is nuair thàinig ceò aiste, ars esan: "Tha gamhainn an siod agam"—mog—"bochd le tart, agus"—mog, mog, 's a brodadh na pìoba—"'s thuirt Niall Donn gu'm b' 'e 'n aon leigheas air"—mog, mog, mog—"purgaid shiùcair"—mog, aitsiu—"agus

thàinig mi Bhun-easain, ach cha robh siod r' a fhaotainn. Thug mi 'n sin orm Uisgean "—mog, mog—" ach chuir Uisgean gu Ard-alanais mi; 's ma chuir, chuir esan do Thìr-Earragain mi, agus" —mog, mog, mog—" shoirbhich mi cuideachd. Fhuair mi punnd siùcair aig bean Bhaldi, a bh' aice an crochadh ri spàrr o Nollaig-sa-chaidh. Sin agaibh mar dh' éirich dhòmhsa."

"An dà, 's neònach an t-astar an deach thu dh' iarraidh siùcair," arsa fear.

"Cha robh e cho neònach ri bhi 'ga iarraidh am Bun-easain," arsa Donnachadh.

"C' ar son?"

"Tha, a chionn 's nach 'eil e ann," arsa Donnachadh.

"Fàireagan, fàireagan! Ha, ha, ha," ars a h-uile fear riamh, 's iad 'ga chlapail le 'm basan air a dhruim.

"Agus tha naidheachd agam dhuibh, cuideachd, co dhiùbh tha 'n fhìrinn innte 's nach 'eil," arsa Donnachadh.

" Fhuair bean Chnoc-mhaolagain litir agus paipear á Sasunn ag ìnnseadh gu 'n deach blàr mòr a thoirt mu dheireadh agus gu 'n deach na Frangaich a sgapadh 's a ruagadh mar mholl o'n ghuit, latha gaothail. Tha e air ìnnseadh gur i soitheach a thàinig a stigh do Lunnainn a thug a nall an naidheachd."

Dh' éisd na fir le 'm beòil 's le 'n sùilean 's le 'n cluasan—feadhainn ag ràdh gu 'm faodadh an sgeul a bhi fìor gu leóir; feadhainn eile: " na 'm bitheadh, gu 'm faigheadh am ministear fios mar a b' àbhaist;" feadhainn a thug fainear gu 'm b' e ministear na sgìre thug seachad as a' chrannaig fios mu bhlàr Chorùna, 's gu 'm bitheadh a' cheart ni rithis ann na 'm biodh reusan air.

" Ach air a shon sin" dh' abradh fear, " tha mi fhìn 'ga chreidsinn ceart gu leòir, thigeadh an naidheachd mar a thogair i."

"Aisling caillich mar a dùrachd," arsa fear eile.

"'S e i dh' fhaotainn litir sgrìobhte bharrachd air a' phaipear is mò tha toirt de dh' aomadh orm fhìn," thuirt an ath fhear.

"Feumaidh gu 'n robh bonn làidir aig an aon a sgrìobh gu bean a' bhaile; agus creidibh nach i sgeul mu thuaiream a chaidh a chur gu 'n mhnaoi uasail, 's an duine aice féin air falbh cuideachd. Tha mise 'ga chreidsinn gu gasda; ach, co-dhiùbh, fanaidh sinn r'a dheireadh."

Sgaoil an naidheachd feadh na dùthcha mar gu'm biodh am fùdar bu bhraise. Cha robh tigh-céilidh nach b'i 'n aon chuspair. Anns a' mhuileann bha i dol do 'n treabhailt còmhla ris a' ghràinne; is anns a' chèardaich bha i o bheul gu bheul mar na sradagan o innean a' ghobha. Nuair a thàinig là a' phosta—'s b'fhada bha e gu tighinn —cha robh lùb a bh' air an rathad

mhòr nach robh còmhlan sluaigh, feuch an cluinnteadh naidheachd ùr aig a' phosta. Ach nochd e ris mu dheireadh is ceum aotrom, caithreamach aig an each odhar. Nuair chunnaic e 'n sluagh chrath e bhoineid mhòr os cionn a chinn is thog an sluagh iolach àrd a dh' aithris na cnuic mu'n cuairt seachd uairean as déigh a chéile.

As déigh a' phosta bha Iain Taibhsear le chliabh uighean. Bha bhoineid 'na làimh, ceum cabhagach aige 's boinne-taig air clàr aodainn, a' feuchainn cumail ris a' phosta, no 'n liùbhradh e 'n naidheachd thaitneach a thàinig, cho luath ris féin.

B'e sin an ùb-àb nuair a dhaingnicheadh sgeul Dhonnachaidh. Bha paipear naidheachd ann do'n mhinistear; is cha robh fear no bean nach do ràinig Tigh-Aspuill gus an cluinnteadh air a leughadh e. Choinnich am ministear còir aig an dorus iad. Leugh e mach an sgeul a thàinig mu 'n chogadh.

Cha robh teagamh anns an nì a nis; agus ged nach robh fios aig aon de na bha 'n làthair nach robh pàirt de 'n chuideachd marbh air raointean céin, cha d' fhuaraich sud an subhachas a thogadh 'nan inntinnean air do naimhdean na rìoghachd a bhi air an sgapadh feadh an t-saoghail, àrmailt mhòr Bhreatuinn am Baile-mòr-na-Frainge agus Bonaparte uaibhreach mar thràill an slabhraidhean meirgeach iarrainn. Thog iad eubh thogarrach, iollagach. Fhreagair cnuic na Saor-pheighinn an fhuaim aoibhneach is thilg iad air ais thar an loch i gus an d' thug i buille an taobh Beinn Lì, far an do leum i bho thalla gu talla gus an do bhàsaich i le guth fann an Aonach mòr Ardtunna.

"Théid sibh a nis dachaidh," deir am ministear, "agus an uair a gheibh mise cunntas o 'n Cheann-armailt an Lunnainn, mu chor nan gillean gasda dh' fhalbh uainn, leigidh mi fios d' ar n-ionusuidh."

## EARRANN VII.

Sgaoil an comunn; thug buidheann aghaidh mu sud is buidheann eile mu so; 's mu 'n do laigh a' ghrian shamhraidh cùl Dhùn-Ithe, 's a' Bheinn Mhòr Mhuileach a' sealltainn orra thar mullach creagach Bhuirg, bha gach tigh-céilidh làn bho oisinn gu oisinn.

Bha a dhreaman àbhaisteach féin an tigh a' chìobair, is b' e 'n aon chuspair an sgeul ùr so aig an robh, math dh' fhaoidteadh, saighead goirt 'na cùl do dh' iomadh h-aon 'san sgìre.

"Ach, saoil sibhse nis, a mhaighstir-sgoil, o'n is duin' ionnsuichte sibh, am bheil comh-cheangal aige so ris an t-sealladh a chunnaic Iain Taibhsear o chionn athghoirid?" arsa Donnachadh Aotrom.

"Cha 'n 'eil mi fhéin a' toirt mòran géill do thaibhsearachd, co-dhiùbh," ars

am foirfeach mu'n d'fhuair am maighstir-sgoil ùine air bruidhinn.

"Cha 'n 'eil, no mì; cha 'n 'eil, no mì," ars a h-aon an sud 's an so.

"Feumaidh gu 'm bheil rudeiginn ann," arsa bean a' chìobair. "Bha taibhsearachd riamh ann, agus 's iomadh uair a chuala sinn daoine bhi faotainn faire-mhonaidh air nithean a bha gu teachd. Tha mi fhéin 'ga chreidsinn co-dhiùbh," 's i bualadh a dùirn dùinte air a glùin. "Ciod è tha sibh ag ràdh, a mhaighstir-sgoil?"

"An dà," ars am maighstir-sgoil air a shocair fhéin, 's e suathadh a smig le làimh chlì, "'s e aobhar smaointinn a th' ann gun teagamh. Seallaibh, tha cùig dorsan eòlais, cùig faireachdainnean aig an duine: an t-sùil, a' chluas, an t-sròn, an teanga 's an craicionn"—'s e 'gan cunntas air a chorragan. "A nis," 's e 'ga dheasachadh féin air a chathair, "'s e nì tha'n so air an robh mi a' dlùth-chnuasachadh gu tric, 's

tha mi corra uair a' dèanamh am mach gu'm bheil an t-sèathamh faireachdainn ann troimh 'm faigh an duine faire-mhonaidh air nithean a tha tachairt mìltean de mhìltean air falbh. Cha 'n 'eil, math dh'fhaoidteadh, an fhaireachd-ainn shònruichte so cho comharraichte 's na h-uile neach, ged dh' fhaodas i bhi an neach 'sam bheil i comharraichte nach 'eil na faireachdainnean eile air fad, ann an tomhas, cho geur no cho geanachdach 's a tha i 'san duine gu coitchionn; ach cha 'n 'eil an sin ach mo bheachd fhéin."

"Nach robh an dara sealladh aig Calum Cille?" arsa bean a' chìobair.

"Bha, is aig iomadh h-aon bhuaithe sin, 's an diugh fhathast," ars am maighstir-sgoil. "Cha 'n 'eil teagamh agam nach 'eil a leithid de ni ann ged, math dh' fhaoidteadh, nach gabh e sgrùdadh. Faodaidh beagan deth bhi annainn air fad ged nach 'eil sinn a' gabhail beachd air mar a ghabhas cuid

eile a tha dèanamh barrachd deth. Sin agaibh mo bheachd-sa air a' chùis, co-dhiùbh."

"Nach tric a thug sinn air fad an aire mar a dh' aithnicheas iasg na mara agus brùidean na machrach mu 'n tig atharrachadh air an t-sìd'" ars an cìobair.

"Tha sin fìor," ars am maighstir-sgoil, agus is tric a bhitheas mi fhìn a' smaointinn nuair a tha mòran ghunn-achan, mòran nuallanaich an àite 'sam bith gu 'm feum gu 'm bheil iad a' dèanamh a cheart ùpraid is troimh-chéile an cuantaibh nan speur ris a' chloich a thilgeas tu air an loch, no 'san fhairge, 's gu 'm bi tonnan de chuan an adhair a' sgaoileadh am mach feadh an t-saoghail ged nach mothaich sinn daibh, is cha 'n 'eil fhios a'm idir ciod e bhuaidh a dh' fhaodas a bhi aig a' cheart rud air an uiseig no air an smeòraich."

"Theid mi 'n urras gu'n robh ùpraid

ann, co-dhiùbh ; 's bithidh fadal oirnn gus an cluinn sinn deireadh na cluiche, mo chreach léir !" arsa bean a' chìob-air.

Bha Màiri gu sàmhach, tosdach, agus an dòchas nach b' fhada gus an cluinn-eadh i sgeul m'a leannan, a b' fhèarr na 'n té mu dheireadh a chual i, ged nach do chreid i facal dith.

Ach an ùine gun a bhi fada thàinig am fios ris an robh fiughair agus roimh an robh eagal aig mòran. Chaidh gille a' mhinistir le fios feadh na dùthcha, agus chaidh paipearan a chàradh ri dorsaibh na h-eaglais 's nan tighean-sgoil feadh na sgìre. Bha 'n ni r'a ìnnseadh anns an eaglais am Bun-easain air an t-Sàbaid, agus b' i sin an sgeul mu 'n do chruinnich an sluagh. Cha robh loch air nach fhaicteadh bàta, 's cha robh ceum-rathaid air nach fhaicteadh coisichean is marcaichean, 's iad uile a' toirt an aghaidh air an aon àite : Bun-easain—'s b' e sin am baile

beag anns an robh an tional mòr air a' mhaduinn bhòidhich shamhraidh so. Ghabh iad uile an àitean 'san eaglais, cuid 'nan suidhe 's cuid 'nan seasamh. Thug am ministear am mach paipear mòr gorm, 's le geilt air a chridhe liubhair e na bh' ann. Thug sin cridhe goirt do mhòran agus aotromachadh inntinn do mhòran eile nach robh an cuideachd am measg na bha marbh no leòinte. B'ann diubh so Màiri a' chìobair agus athair is màthair Iain Bhàin. Ach bha rud eile 'san dàn, 's cha b' fhada gus an d' thàinig e.

"Tha e coltach," ars am ministear gu'n deach am blàr mòr fuilteach so a chur an àite ris an abrar 'Bhatarlù.' Tha àireamh mhòr dhaoine air chall, gun sgeul bheò no mharbh orra, agus tha mi glé dhuilich gu 'm bheil air an àireamh so Iain Mac Gill-eathain—Iain Dhùghaill 'san t-Saor-pheighinn."

Chaidh an saighead dachaidh agus chrath an calbh an uchd Màiri. Bha

'n leòn na bu ghoirte do bhrìgh gu 'n do rinn i suas a h-inntinn gu 'n robh e beò slàn, nuair nach robh ainm am measg na bha marbh no leòinte.

Bha i féin is màthair Iain a' toirt comh-fhurtachd d'a chéile. "Bithidh dùil ri fear-feachd, ach cha bhi dùil ri fear-lic; is ciod e fios nach till e dachaidh beò, slàn fhathast," theireadh iad r'a chéile; is, mar sin, chum Màiri suas iomadh latha sùil bhlàth ri Iain a h-uile bàta a phaisgeadh seòl am Port-uisgein no am Bun-easain, sùil gur h-e bhiodh anns a h-uile coigreach a thigeadh a nuas troimh 'n Ghleann-Mhòr. Ach Iain cha robh tighinn.

Thòisich na gillean air tilleadh as an arm, buidheann an déigh buidhne; ach cha robh sgeul air Iain bho 'n chaidh a' cheud làmhach a losgadh moch 'sa mhaduinn, là a' bhlàir.

Dh' innis Niall Mhàrtuinn an sgeul mu phòsadh Iain, mar chual e i aig a' bhroganach, agus ged nach do chreid

Màiri an ùirsgeul á beul a caraid, cha b' ann mar sud a dh' éirich do mhòran eile nach do chreid aon fhocal roimhe dhith.

Cha'n abradh athair no mhàthair fhéin, an déigh a bhi 'n cainnt Nèill Mhàrtuinn ach 'gu 'm fanadh iad r' a dheireadh.' Bha iad an teagamh.

## EARRANN VIII.

Chaidh bliadhna seachad, is chaidh dà bhliadhna seachad, is cha robh ach triùir 'san Ros aig an robh cuimhne air Iain. B' iad sin athair 's a mhàthair agus Màiri. Shocraich an dùthaich sìos gu 'n t-suidheachadh ábhaĭsteach, is b' iad aon àman comharraichte na bliadhna falbh is tighinn nam buanaichean.

Bha bean a' chìobair gun stad a' cur na lìn mu 'n cuairt Màiri air son Fear nan Tòrr ; ach na'n tachradh do Mhàiri dol sàs am mogul, bheireadh si i féin as le gàire cridheil, aighearach. Chuir a màthair, mu dheireadh, am ministear fhéin a thoirt comhairle oirre, is rinn e sin ; ach Màiri cha d' éisd. Air a' cheann mu dheireadh, 's e thubhairt am ministear còir—agus 's mòr a chliù fhathast am measg an treud an do

chuir e seachad a latha: "An dà, rùin, bi thusa, ma tà, mar Phenelope na Gréige; cuir cleòc air dhealbh do Laertes air choireiginn; 's a theagamh mur bi e ullamh gu 'n till dachaidh slàn, fallan, t' Odysseus féin bho Throi gharg, fhuilteach na Frainge."

Thionndaidh am ministear air falbh, is dh'fhàg e aig Màiri toimhseachan nach 'b urrainn dith fhuasgladh air a geurad.

Ach mo thruaighe, Màiri bhochd! Thàinig latha h-ùdlaidh. Phaisg bàta Eòghain Mhic Dhùghaill a siùil am bàgh Phuirt Uisgein. Le caileig bhig air làimh aice, leum boireannach òg gu sgiobalta am mach air a' chreig. Sheòladh an rathad dith troimh 'n mhonadh gharbh gu 'n t-Saor-pheighinn. Ràinig i dorus Dhùghaill Mhic Gill-eathain.

"Do bheatha do 'n dùthaich, a chreutair, ce b'e có thu," arsa bean an tighe.

"'S mi banntrach Iain bhur mac, tha

coltach;" ars ise, "agus sin agaibh bhur n-ogha."

Dh' fhàs Dùghall 's a bhean bodhar, dall. Cha d'thàinig an rud gun fhios orra, mar a chuala sinn; ach chaidh, mu dheireadh, an teagamh a dh'aon taobh. Shil an deòir, an dà chuid le bròn is le gàirdeachas; le bròn gu 'n robh cnàmhan an aona mhic a' cnàmh an ùir choimhich, far nach fhaiceadh iad am feur a' cinntinn's a' searg air a phloc; le gàirdeachas gu 'n robh a nighean aca 'nan sean aois—fuil agus feòil an deagh mhic. Phòg is chlap iad a' chaileag 's a màthair is chaidh gabhail riu gu suilbhir, càirdeil fo na cabair fo 'n d'fhuair fear an dara h-aoin agus athair an aoin eile, àrach òg. Sud mar a smaointich iad, is cha bu bheag an t-ionghnadh.

Cha chuireadh a' chrois-theàrraidh féin an sgeul o bheul gu beul na bu luaithe na dh' fhalbh i. Chaidh sgeul Nèill Mhàrtuinn ùrachadh is fhìrinn-

eachadh. Chaidh saighead goirt an cridhe Màiri a' chìobair; is cha robh neach 'san dùthaich leis nach bu duilich i—eadhon athair is màthair Iain, oir bha iad ro dhuilich gu'n dèanadh an aona mhac a leithid de chluich air bana-choimhearsnach 'sam bith, gun tighinn air Màiri laghaich a b' fhìor thoigh leo.

Bha Màiri fhéin fo leann-dubh. Thug am bròn an fhuil ghlan, bhòidheach as a h-aodann grinn, banail, meachair. Ach ghiùlain i leis an eallach chudtromach gu sàmhach, suairce, is, mar a b' ann, bu mhotha dh' fhàs a cliù 's cha'n ann idir bu lugha.

Aon oidhche aig àm cadail, thug i mach litrichean Iain. Leugh i aon uair eile iad, le cridhe trom, briste, brùite.

"A nis," ars ise rithe féin, ged nach 'eil do chnàmhan, Iain, an ùir an Rois, tìodhlacaidh mise, nochd, do làmh innte —do làmh-sgrìobhaidh bho chridhe na ceilg."

Sheall i mach. Bha a' ghealach gheal an àird nan speur, is na neòil a' snàmh gu socrach thairis orra. Bha 'n crann-arain a' dèanamh meadhon oidhche dhith. Ach dheasaich i oirre; thog i a breacan m' a ceann, is bha i air an rathad shàmhach, uaigneach gu cladh Chill Mhic Eóghain. Thar dhìgean, is shruthan, is ghàraidhean lean i oirre gun stad, gun fhois gus an do ràinig i 'n cladh. Sheas i is sheall i mu 'n cuairt. Bha i 'na h-aonar, is thàinig seòrsa de fhiamh oirre. Bha a' ghaoth fhann, anamoch a' siubhal am measg nan clachan-cinn 's a' cluich ri stuadhan na sean eaglais a bha tilgeil a faileis thar nan uaighean, anns an robh 'nan cadal buan, mòran a b' aithne do Mhàiri fhéin. Thug i ceum eile air a h-aghaidh ach sheas i rithis. Thug naosg sgreuch làimh rithe, is chriothnaich i. Ghlac i misneach is ghabh i roimpe gus an robh i am broinn na tobhta. Thug i mach as a broilleach

am pasg litrichean agus dhinn i iad am fròig anns an stéidh-bhalla. Shuidh i air an fheur, agus, le a làmhan paisgte m' a glùn, chaoin is thuir i gu goirt, 's i 'na h-aonar 'san àraich.

"Iain, Iain, Iain!" deir ise. "Mheall thu mi; mheall thu mi! Cha do thill uisgeachan Thìr-Chonnail ri aghaidh a' bhearraidh 'san do chòmhlaich iad; ach thill do ghaol-sa air ais gu tobraichean tioram do chridhe. Le briathran do bheòil, a bha dhòmhsa cho milis, is le sgrìobhadh do làimhe, a bha dhòmhsa cho caomh, mheall thu mi! Mheall thu mi, a ghaoil: 's e their mi ri d' chuimhne fhathast. Mo shoraidh gu bràth leis na làithean toilichte a dh' fhalbh. Soraidh, soraidh! Ochan, ochan, ochan ò!" Is shìn si i féin anns an fheur, is driùchd fuar na h-oidhche mar dheòir mulaid air gach duilleig ghuirm dheth.

Mhothaich i rudeiginn a' buntainn dith. Dh' éirich i 'na seasamh le cabhaig.

"Obh, óbh! có tha 'n so?" deir i nuair chunnaic i 'n tamhasg ud le aodann preasach, lùirichean fliucha, is làmh chaol sheargte sìnte chuice. "Eileag, Eileag! an sibh a th' ann?"

"A Mhàiri, a Mhàiri, ciod e chuir an so thu?" deir Eileag. "Chunnaic mi thu, 's lean mi thu, is dh' éisd mi riut——."

"Tha mi cinnteach gu 'n cuala sibh rud a chuir ionghnadh oirbh."

"Chuala mi a' ghaoth; ach cha 'n fhaca mi i," ars Eileag. "Na biodh mì-ghean ort no bròn; tha Iain Bàn air uilinn, ach dìleas duitse; agus tillidh e fhathast aig àm nach saoil thu. Seall; sin uisge nan seachd tonn is truime bhuaileas air Trasanna;" is thog Eileag eadar i 's a' ghealach botul uisge.

Dh' éisd Màiri is chrath i a ceann. Thug i aon sùil eile air an àite 'san do chuir i litrichean Iain; dheasaich i a breacan m'a ceann, is dh' fhalbh a' chàraid còmhla.

Nuair bha Màiri leatha féin, thill a smaointean air an ais gu 'n chlais 'san robh iad. 'S iomadh latha thug i gu brònach, deurach, trom, tùrsach. Bha blàths mòr aice ri caileig bhig Iain Bhàin an déigh 's mar a thachair. Leighis tìm an lot a bha 'na cridhe. Thog a h-inntinn a rithis, is bha Màiri a' chìobair aon uair eile mar bha i nuair b' aithne dhuinn an toiseach i: 'na h-inghinn shunndaich, laghaich, chridheil, ged is tric a theireadh feadhainn a b' eòlaich oirre, gu 'm biodh a gàire gu tric os cionn cridhe bhriste.

## EARRANN IX.

Eadar na chuala sinn anns an iomradh a tha seachad agus an t-àm a tha ri bhi fo bheachd againn a nis, tha bealach anns am bheil mòran bhliadhnachan, a thug mar ultach o'n uchd, gach tè dhiubh, mòran atharraichean do 'n Ros Mhuileach. Chaidh an sluagh fhògradh air falbh bho na bruthaichean bòidheach air an d' fhuair iad fhéin 's an athraichean an àrach òg. Fhuair cuid bheag dhiubh crioman de fhearann creagach ri taobh a' chladaich mu 'n cuairt an Rois; ach chaidh a' mhòr chuid diubh air bòrd air luingeas mòr nan trì chrann àrd, a bha turamanaich gu bòidheach, inich air an cuid acraichean, am bàgh Bhun-easain an Loch Lathaich. Chaidh iad air tìr 'nan eilthirich air cladaichean aineol an tìribh céin: cuid an Astralia mhachair-

cach, fheurach; cuid an Zealand-ùr nam bàgh 's nam beann; agus a' chuid mhòr an Canada fhuar, choillteach. Ach, mo thruaighe! bha feadhainn nach d'ràinig riamh tìr, 's a fhuair dachaidhean buan an grunnd a' chuain mhòir. Bha fuaim fhalamh anns gach baile 'san Ros 'nan déigh. Far an robh mire nan òigear, is ceòl-gàire nam maighdeann, cha chluinnteadh ach mèilich nan caorach agus glaodh a' chiobair. Far an robh na ficheadan de ghillean òga, mileanta 's de òighean ciùin, macanta, cha robh ach cìobair a mhàin; 's a' ghaoth ag osnaich am measg nam bruach no siubhal gu luath feadh tighean gun chinn.

Bha 'n cìobair 'na aonar an Siaba, air an tulaich ghuirm, bhòidhich am measg nan srath feurach, fraochach a bha 'gan gréidheadh ri gréin chaoimh na h-àirde deis. Chaidh Màiri g' a cosnadh gu Galldachd, a dh' aotromaich pàirt d'a trioblaid fhéin. Bha na buanaichean a'

falbh 's a' tighinn mar a b' àbhaist ged nach robh an àireamh cho mòr 's a bu ghnàth.

'S ann comh-cheangailte ris na cleachdainnean so thàinig an aona bhuille bu ghoirte fhuair an Ros ri cuimhne na bha beò 'san àm. Sheòl bàta Ailein Bhàin am mach à Caol Ithe le buidhinn mhòir, shunndaich, chridheil, aoibheil de fhir 's de mhnathan, sean is òg. B'ann tràth 'san fhoghar a bh' ann, is ràinig iad Cluaidh gu sàbhailte; ach mo chreach léire! am bàgh Ghùraig bha 'n oidhche fhèathail fhoghair dorcha gun ghealaich, gun reul, agus chaidh bàta Ailein Bhàin a ruith sìos le bàta mòr smùid, mar bheagan cheudan slat do thìr; agus far an robh solus uinneagan Ghùraig a' gliostairich air an uisge, chaidh an sluagh aoibhinn do 'n ghrunnd. De na bha air bòrd 's e triùir na shàbhaileadh; is am measg na bhàthadh bha màthair Màiri 's i air an t-slighe gu Galldachd a dh' amharc Màiri.

Tràth 'sa mhaduinn bha Màiri am baile Ghùraig a choinneachadh a màthar; ach, mo thruaighe, b'i choinneamh ghoirt i. Dh' aithnich i a corp an tigh nam marbh. Dh' aithnich i mar an ceudna mòran eile d' a càirdean 's d'a luchd-eòlais, 'nan sìneadh fliuch, fuar, tosdach mar "mhill-chreatha fo chìs aig a' bhàs," a thàinig cho grad 'nan dàn.

Tha iad uile tìodhlaichte an sean chladh Ghrianaig gun chomharradh, gun chloich-chuimhne, ach am feur gorm a' cinntinn 's a' bàsachadh air an uaighean. Ach bithidh am beum goirt so 'na charragh-cuimhne 'san Ros gu bràth. Ràinig a' bhuille gach dorus bho 'n Lìob gu I; is cha 'n 'eil ni a thachair mu 'n àm nach bitear a' cunntas bho "Bhàthadh nam buan-aichean."

Mar a thionndaidheas buinne sruth toiseach soithich air falbh bho a cùrsa, amhuil mar sin dh' atharraich a' bhuille so cùrsa beatha Màiri. Chaidh i

dhachaidh a ghleidheadh an tighe le a h-athair. Ach an ùine glé ghoirid, leagadh ceann a h-athar gu h-ìosal an ùir Chill-Mhic-Eóghain, far an tilg grian a' mheadhon latha shamhraidh, mar thilg i fad cheudan bliadhna, faileas sean bhallachan na h-eaglais anns an do shearmonaicheadh, aon uair, tri creudan do na linntean a tha 'nan cadal mu 'n cuairt oirre.

Bha Màiri nis gun duine gun daoine 's a' fàs suas am bliadhnachan. Bha i, mar an ceudna, 'na h-aonrachan am fàsach gorm, cluainteach Shiaba 'na suidhe air an tulaich bhòidhich a tha 'g amharc am mach air a' chuan t-siar, is air an d' àraicheadh iomadh glùn d'a sìnnsearachd. 'S iomadh smaoin fhad as a thigeadh a steach oirre, 's i leatha féin ag imeachd mu na bruachan mu'n d' fhuair i a h-àrach; 's iomadh deur a leig i a' cuimhneachadh air na làithean a dh'aom, 's air na càirdean a dh' fhalbh 's nach tilleadh. Ach cha 'n 'eil duine

gun dà latha; agus is fìor an ràdh gu 'm bheil an duirche is tiuighe roimh bhriseadh-fàire. Dh' éirich a' ghrian air Màiri bhochd aon uair eile. Thug comhairle buaidh air beachd, agus mu dheireadh thall, phòs i Iain nan Tòrr. 'S tric 'na dhéigh a chuimhnich i air briathran Eileag-na-lùraich; "Bithidh Iain air do chluasaig fhathast." Agus thachair sin.

## EARRANN X.

Bhà latha bòidheach foghair ann. Bha fèathachan fann de ghaoith 'n ear a' deanamh choileach dhubha air an fhairge, agus beanntan Lathurna a' dìreadh 'nan sgoran biorach ris an speur, mar gu'm biodh iad an eud ri stùcan àluinn Mhuile. Bha ball dubh air a' chuan a nall bho 'n Chrìonan, agus a' dèanamh air cladach an Rois. Cha robh dorus an Uisgean, no cnoc mu'n cuairt a' bhaile, nach robh fir is mnathan a' cur sgàile le'm bois air an sùilean 's a' sealltainn ri cuan. Bha fiughair ri bàta á Glascho a h-uile latha o chionn seachdain; 's b'e sud an ùbraid 's an fhiughair 's an làn aighear nuair thigeadh bàta gu baile. Ach dh' fhàs am ball na bu mhò 's na bu mhò, agus le gaoith dìreach 'na déigh agus

a trì siùil làn, ràinig bàta Eóghain mhic Dhùghaill Port Uisgein; 's cha robh duine mu thrì mile do 'n phort nach robh aig cladach.

Am measg chàich, có leum gu h-aotrom, sgairteil am mach as a' bhàta ach fear àrd, dìreach, smearail, air an robh fìor choltas an t-saighdeir o bhàrr gu sàil a bhrògige. Bha sùil gach aoin air a' choigreach, nach d' fhìdir 's nach d' fharraid duine de na bha 'n làthair ach a ràdh 'san dol seachad: "Am beò am Borruiche fhathast?" "Am bheil an sean each bàn aig Seumas Mòr an Fhàine fhathast?" "Am bheil sgeir bhuidhe Bhun-easain far am b' àbhaist dith bhì?" 's rudan neònach mar sin; 's a' faighneachd mu fheadhainn a bha marbh mu 'n d' rugadh pàirt de na bha 'n làthair, ged nach robh iad ro òg. Ghabh e roimhe 'na aon sgrìob, 's na seann daoine sealltainn as a dhéigh, ag ràdh: "Tha fuil an Rois annad, co dhiùbh, có air bith thu." Ach cha d'

aithnich duine e. Chaidh e troimh Bhun-easain gun stad air a cheum, 's a' fiosrachadh 'san dol seachad mu fhir 's mu mhnathan a bha marbh mòran bhliadhnachan roimhe sud, 's nach robh de eòlas aig an linn a bh' ann orra ach na fhuair iad o bheul-aithris. Seachad am muileann 's a suas ri Aspull thug e gun mhoille, 's a' smèideadh le bhoineid ris an fheadhainn a bha buain anns na h-achaidhean air gach taobh deth. Sheasadh gach aon a' sealltainn air a' choigreach aig an robh ceum an t-saighdeir. Ach ghabh e roimhe gus an deach e stigh air crìochan Shiaba. Bha iomadh sùil 'ga leantainn le ionghnadh. Dhìrich na mnathan am bruthach le 'n corrain air an gàirdeinean; 's na fir a bha ceangal, leis a' bhoinn 'nan làimh chlì, sheall iad as a dhéigh.

"Cha 'n e Iain bàn a th' ann, co dhiùbh;" theireadh a h-aon, "neo bheireadh e cheud aghaidh air tigh athar."

"Cha'n e idir a th'ann" theireadh aon eile, "chionn dh' aithnichinn fhìn e."

Cha robh roimhe ach ballachan falamh. Chaidh e seachad air tobhta an déigh tobhta: 's mu dheireadh, le ceum mall 's le ceann rùisgte, ràinig e talla shòn-ruichte. An sin chaidh e steach innte is sheall e mu 'n cuairt. Thill e mach le ceann crom, muladach is shuidh e air cloich mhòir a bha tighinn am mach á oisinn na tobhta, is chaoin e. Tharr-uing na fir a bh' air a' chnoc osann throm is lìon an sùilean. Chrom na mnathan an cinn is shil an deòir gu frasach a' feitheamh air an fhògrach a thill gu dhachaidh fhuair, fhalaimh. Far an robh dùil aige gu 'n coinn-icheadh athair 's a mhàthair e gu mùirneach le làmhan sgaoilte, cha robh ann ach an àrach gun cheann, 's a' ghaoth ag osnaich mu 'n cuairt. Chaoin is chaoin e. Thàinig na fir 's na mnathan d'a ionnsuidh is dh' fhìdir e; 's an uair a thubhairt e: "Is mise

K

Iain Eachainn," thuit bean air a mhuin-eal is phòg is phòg si e, a' caoineadh 's a' glaodhaich: "A bhràthair, a bhràthair, a bhràthair!"

Bha Iain roimhe so mar gu 'm biodh e ann an tìr a dhùthcha fhéin, gun aithne air neach beò a bh' innte, eadhon a dhearbh chàirdean, ach na cnuic 's na glacan mu 'm biodh e tric a' cluich 's a' cleasachd le chomh-impirean fhéin. Do na bha beò dhiubh sud, bha e 'n diugh 'na choig-reach; ach thog a chridhe 's inntinn nuair fhuair e dà làimh a pheathar m' a mhuineal, agus sin piuthar air nach robh cuimhne riamh aige; oir cha robh i ach 'na naoidheig bhig nuair thriall e air slighe na h-amaideachd an làithean òige. Dh' fhalbh e 'na bhalach anns an fhoghar. Rinn e muinntireas ri tuathanach Gallda; 's cha b' fhada dh' fhan e nuair chaidh e do 'n arm; 's cha chualas an còrr riamh m'a dhèanamh gus an latha so.

Chaidh e troimh chogadh na Spàinnte agus chaidh a leòn aig San Sabastian. Chaidh fhàgail an déigh an airm, mar mharbh, ach fhuaireadh leis na Spàinntich e. Thugadh e do h-aon de na bailtean beaga measg nam beann, agus, an déigh eiridinn ùine mhòir 's gun ach "thig 's cha tig" aige, thàinig e troimhe air éiginn. Thug e bliadhnachan an sin an easlainte, gun dùil a dhùthaich no a chuideachd fhaicinn gu bràth. Nuair fhuair e air chomas, rinn e rathad do Shasunn; ach chaill e sealladh uile gu léir air na càirdean 's air an luchd-eòlais a dh' fhàg e 'na dhéigh. Mar dh' éirich do iomadh fear allabanach d' a sheòrsa, dhùisg miann làidir 'na inntinn tilleadh do 'n dùthaich a thréig e 'na òige; 's a lìon beag is beag, shiubhail e air a shlighe gus an deach e air bòrd air An t-Siaraich aig Eóghan Mac Dhùghaill an Glascho. Cha robh a bheag d'a chomhluchd-turuis anns a' bhàta tuigsinn

có e mac so do Eachann Mac Gill-eathain an Siaba.

Cha robh tigh céilidh 'sam biodh Iain nach biodh làn ag éisdeachd ris na h-ùirsgeulan a bhiodh e ag ìnnseadh mu 'n chogadh 's mu na Spàinntich am measg an do thuit e. Cha robh teint-ean eadar an t-Saor-pheighinn is Ard-tunna nach biodh e oidhche fhéin air; 's cha bhiodh a luchd-éisdeachd gann.

Chaidh e oidhche, mar a h-aon 's mar a dhà, do thigh Dhùghaill na Saor-pheighinn. Bha misneach mhòr aig athair 's aig màthair, 's gu sònruichte, aig bean Iain bhàin, gu'm faodadh, an déigh na h-uile rud, Iain bàn fhéin tionndadh a suas fhathast; 's bha fadal orra uile Iain Eachainn fhaicinn, 's gu 'n cluinneadh iad na mìorbhuilean troimh 'n d' thàinig se féin. Chaidh fàilte 's furan a chur air nuair ràinig e; 's cha b' urrainn do na seann daoine bochd cumail air an deòir a' cuimhn-eachadh air an aona mhac fhéin.

"Sin agad nighean Iain," arsa bean Dhùghaill, "'s tha sinn toilichte sliochd a bhi againn ri linn e fhéin a chall;" is bhrùchd i mach a rithis.

Rug Iain air làimh air Mòir bhig, is thàinig tiomadh mòr air le a faicinn 'na caileig òig, ghlain, speisealta.

"Sin agad banntrach Iain," arsa bean Dhùghaill a rithis. Sheall Iain oirre, is sheall ise air-san, is sheall iad le chéile mu 'n cuairt an tighe, 's an sùilean gu leum as an ceann.

"A Mhòr, a Mhòr, a Mhòr!" ars Iain.

"O, Iain, Iain, Iain!" arsa Mòr.

"A ghaoil, a ghaoil nam ban!" "A rùin, a rùin nam fear!" ars iad á beòil a chéile.

"'S an i so Mòr bheag, mo nighean; 's an d' fhuair mi rithis sibh le chéile? Thàinig coltas mo leinibh a'm chuimhne cho luath 's a chunna mi thu, eudail." Is phòg e gun sgur a' chaileag 's a màthair.

Bha fear an tighe 's a bhean a' feitheamh 's ag éisdeachd, bodhar, dall le ionghnadh. Thuig iad a' chùis 'sa mhionaid; ach bha 'n teangan ceangailte 'nan cinn; 's cha robh iad ach le 'n làmhan paisgte, a' sealltainn air a' chàraid a rinn còmhdhail ri chéile air dòigh cho neònach, air dhaibh a bhi marbh d'a chéile iomadh latha 's bliadhna, 's an dara h-aon a' caoidh gu goirt air son an aoin eile.

"An dean sibh idir fiughair ri 'r mac 's ri fear mo chléibh ?" arsa Mòr mu dheireadh.

"Ma 's e t' fhear-sa th' ann, cha 'n e mo mhac-sa," arsa Dùghall air a shocair fhéin. Sheall Mòr air Iain, is sheall Iain air Mòir; 's nuair a shìolaich a' chuideachd a sìos, chaidh soilleireachd a chur air a' cheist.

Bha iad le chéile toilichte. Bha Dùghall 's a bhean toilichte gu 'n robh cliù am mic air ath-bheothachadh a rithis, agus co dhiùbh bha e beò no

marbh, gu 'n robh e gun smal air. B' e 'n gnothach neònach so cuspair na dùthcha fad iomadh latha. Chaidh soilleireachd ùr air naidheachd Nèill Mhàrtuinn. Bha 'm fear á Loch-buidhe fìor gu leòir, ged chaidh an dara h-Iain a ghabhail an àite an Iain eile.

## EARRANN XI.

Ach bha aon neach 'san dùthaich a rinn fiughair ris an nì na bu mhò na càch. B'e 'n neach sin Màiri a' chìobair. 'Na banntraich 's mar bha i, gun dùil ri Iain fhaicinn gu bràth, thog sac trom bhàrr a cridhe ri bhi smaointinn gu 'n robh a leannan dìleas dith an déigh 's air fad. Ma bha car cam 'sa ghnothuch, 's ann air a taobh fhéin a bha e; ach mar bha fios aig a h-uile duine, cha robh atharrach aice air.

Bha aon rud air an do chuimhnich i: litrichean Iain. Dh' fheumadh iad àite blàth fhaotainn 'na broilleach maoth aon uair eile.

Cha robh dàil no moille ann. Bheartaich i 'n t-each agus an tiotan bha i 'n glaic dìollaid.

Bha grian dhearg an fhoghair air

téarnadh cùl Ithe, agus a' pògadh nan tonn. Bha tiamhachd na h-oidhche anns gach glaic mu 'n cuairt, is ceileir na smeòraich anns a' phreas a' fàs fann, nuair a theirinn i sìos am bruthach gu 'n chladh. Ghabh i steach is rinn i lom is dìreach air an tobhtaich. Chuir i làmh 'san fhròig; ach, mo chreach, cha robh ni roimpe. Ghuil i 'n oidhche dh' fhàg i iad, agus ghuil i rithis air an oidhche so, ged bu mhòr a toil-inntinn gus am fac i gu'n robh a saothair a nasgaidh. Shuidh i agus smaointich i. Bhuin rudeiginn r'a guala, is thog i a ceann.

"Obh, óbh! Eileag, an tu th' ann? 'S ann a dh' oilltich mi romhad. Ciod e air an t-saoghal a chuir an so an nochd thu?" arsa Màiri.

Bha Eileag bhochd ag ospagaich le cion analach; ach thug i oidhirp air a turus ìnnseadh.

"Chunna mi tighinn thu, agus ghlaodh mi, cuideachd; ach cha chuala

tu. Thuig mi ceann do sheud 's do shiubhail, agus bha toil agam, a rùin, do shaothair a chur an giorrad. So!"

"Mo litrichean! Mo litrichean!" arsa Màiri, 's i breith orra 'na dà láimh. Mo mhìle mìle beannachd ort, Eileag. C' àite 'n d' fhuair thu iad; no cuin a fhuair thu iad, 's e bu chòir dhomh a ràdh? Mo bheannachd ort, mo bheannachd ort;" arsa Màiri á grunnd a cridhe.

"Fhuair, mi iad an oidhche dh' fhàg thu iad, mu'n do bhruidhinn mi riutsa, 's tu a'd shìneadh far am bheil thu a'd shuidhe an ceartair."

"Tha mi 'd chomain; Eileag. Tha mi 'd chomain. Falbhaidh sinn a nis; agus is mòr an toileachadh a th' agamsa an nochd seach an oidhche mu dheireadh a thachair mi fhìn 's tu fhéin an so. 'S mór!"

"Gheibh thu barrachd toileachaidh fhathast, a Mhàiri. Cuimhnich mar

thubhairt mi riut: 'gu'm biodh Iain air do chluasaig fhathast,' ars Eileag.

"Bha sin cheana ann," arsa Màiri.

"Bha; ach cha b'e 'n t-Iain ceart," ars Eileag.

Nuair a ràinig iad tigh Eileag-na-lùraich, chaidh Màiri do 'n dìollaid a rithis, is chum i ceum cothromach air an each; 's bu lìonmhor a smaointean air an t-slighe gus na Torra-beaga. Chuireadh i làmh r'a broilleach an tràth-s' 's a rithis le toileachadh litrichean a leannain a bhi aon uair eile 'na lùib. Ràinig i 'n tigh gu sàbhailt is nuair fhuair i gu socrach 'na seòmar, leugh i litir an déigh litir a cheart cho blàth thoilichte 's ged a b' ann an lath' ud fhéin a thigeadh iad bho pheann Iain. Bha leatha mar gu'm biodh Iain a' bruidhinn rithe as an uaigh agus as ùr.

Chuir na smuaintean drochaid thairis air a' chuibhrinn tìm a shruth mar abhainn air sgéith le àillt beannt-

an a' mhi-fhortain eadar dà bhruaich a toil-inntinn; agus chomh-cheangail na smuaintean an latha bh'ann ris an latha dh'aom. Thàinig làithean a h-òige air an ais chuice; agus dh' ùraicheadh dhith na nithean a dh' fhalbh; 's bha sùil ri Iain a thilleadh an déigh a h-uile dad a bh' ann.

Ged a bha Màiri air fàs suas am bliadhnachan, bha 'n gràdh 's an gaol a thug i òg beò fhathast 'na cridhe, agus a nis air ùr fhadadh. Cha robh roimpe ach fuireach le foighidinn feuch ciod è bheireadh ùine mu 'n cuairt.

. . . . . .

An ceann bliadhna no dhà 'na dhéigh so, thill Iain bàn na Saor-pheighinn dachaidh, gu crùbach, bacach, air leth-chois.

An ceann beagan ùine phòs e féin agus Màiri a' chìobair, banntrach nan Tòrr.

Is tric a chuimhnich iad le chéile

mar thubhairt Eilcag-na-lùraich: "Gu'm biodh Iain air a cluasaig fhathast," agus mar a chaidh a ràdh cheana, thachair sin; ach an tràth-so b' e 'n t-Iain ceart a bh' ann.

A' Chrìoch.

